# Clarsach an Doire:

## Gaelic Poems, Songs, and Readings

BY

Neil Macleod.

SECOND EDITION—ENLARGED.

*WITH PORTRAIT OF THE AUTHOR.*




GLASGOW:
ARCHIBALD SINCLAIR, 10 BOTHWELL STREET.
EDINBURGH: NORMAN MACLEOD.

1893.

# CLARSACH AN DOIRE:

## DAIN, ORAIN, AGUS SGIALACHDAN.

LE

NIALL MACLEOID.

---

Tha mis' a' teachd le beagan rann
'Chur fàilt' air iarmad Tìr nam beann,
'S ged 'tha mo chlarsach lag 'us fann
Tha 'dùrachd blàth
Gu 'bhi air aoidheachd feadh nan gleann
'An tìr nan dàn.

---

AN DARA CLO-BHUALADH.

*LE DEALBH AN UGHDAIR.*

---

GLASCHU : GILLEASBUIG MAC-NA-CEARDADH.
DUN-EIDEANN : TORMAID MACLEOID.

1893.

# ROIMHRADH
## AIR SON AN DARA CLO-BHUALAIDH.

---

Ann a bhi 'tighinn fa chomhair mo luchd-dùthcha leis an dara clo-bhualadh so, dh' iarrainn a bhi 'toirt mòran taing do mo chàirdean agus mo luchd-leubhaidh anns gach ceàrn anns am bheil iad, air son cho fialaidh, togarrach 's a ghabh iad ris a' chiad chlo-bhualadh.

Tha mi cuideachd fad' ann an comain mo dheadh charaide, "Fionn," air son gach còmhnadh a thug e dhomh gu saor, toileach, ann an deasachadh *Clàrsach an Doire* air son an dara clo-bhualaidh. Tha nis a' *Chlàrsach* air a gleusadh as ùr, agus deas gu a cuairt a ghabhail a rithist ann am measg Clann nan Gàidheal. Agus tha dòchas agam gu 'n tachair mo luchd-leubhaidh ri rud beag no dhà air feadh a cuid dhuilleag nach bi mi-thaitneach leo.

Tha mi mar an ceudna ann an dòchas gu 'm bi seann chainnt bhlàth, bhinn ar màthar air a seinn agus air a labhairt fhathast iomadh bliadhna 's linn ri teachd. B' e mo ghuidhe agus mo dhùrachd gu 'm biodh cainnt ar sìnnsir agus cliù nan Gàidheal cho seasmhach buan ri beanntan ar dùthcha, agus gu 'm biodh ar dùthaich anns na linntean a tha ri teachd mar a bha i anns na làithean a dh'fhalbh 'n a "Tìr nam beann, nan gleann, 's nan gaisgeach."

O! 'thìr nam beann, a thìr mo ghràidh,
Ge corrach, gruamach, d' fhirich àrd,
'Us fuaim nan sruth, 'us gàir nan tonn,
A' bàrcadh mu do chreagan lom.
Gur binn leam ceòl do chaochain bhrais,
A' taomadh bho na h-aonaich chas—
Biodh cainnt do shliochd, 'us cliù do shuinn,
Gun mheirg gun smal bho linn gu linn.

N. M.

Dùn-Eideann,
*A Bhliadhn'-ur, 1893.*

# AN CLÀR-INNSE.



## TRANSLATIONS.



## SGIALACHDAN.



# CLARSACH AN DOIRE.



## AN GLEANN 'S AN ROBH MI OG.*

AIR FONN—"*When the kye come hame.*"

'N UAIR 'philleas ruinn an samhradh,
Bidh gach doire 's crann fodh chròic;
Na h-eòin air bhàrr nam meanglan
'Deanamh caithreim bhinn le 'n ceòl;
A' chlann bheag a' ruith le fonn
Mu gach tom a' buainn nan ròs—
B' e mo mhiann a bhi 's an àm sin
Anns a' ghleann 's an robh mi òg.

Anns a' ghleann 's an robh mi òg,
Anns a' ghleann 's an robh mi òg,
B' e mo mhiann a bhi 's an àm sin
Anns a' ghleann 's an robh mi òg.

'S a' mhaduinn 'n àm dhuinn dùsgadh,
Bhiodh an driùchd air bhàrr an fheòir;

* A Translation will be found further on.

A' chuthag 'us gug-gùg aic'
Ann an doire dlùth nan cnò;
Na laoigh og' a' leum le sunnt,
'S ag cuir smùid air feadh nan lòn;
Ach cha 'n fhaicear sin 's an àm so
Anns a' ghleann 's an robh mi òg.
Anns a' ghleann, &c.

'N àm an cruinneachadh do 'n bhuailidh
B' e mo luaidh a bhi 'n an còir;
Bhiodh a duanag aig gach guanaig,
Agus cuach aice 'n a dòrn;
Bhiodh mactalla 'freagairt shuas—
E ri aithris fuaim a beòil—
Ach cha chluinnear sin 's an àm so
Anns a' ghleann 's an robh mi òg.
Anns a' ghleann, &c.

Ann an dùbhlachd gharbh a' gheamhraidh
Cha b' e àm 'bu ghainn' ar spòrs;
Greis air sùgradh, greis air dannsa,
Greis air canntaireachd 'us ceòl;
Bhiodh gach seanair aosmhor, liath,
'G innse sgialachdan gun ghò,
Air gach gaisgeach fearail, greannmhor,
Bha 's a' ghleann 'n uair bha iad òg.
Anns a' ghleann, &c.

Bha de shòlas dheth gach seòrs' ann
'Chumadh òigridh ann am fonn;

Cha robh uisge, muir, no mòinteach,
Air an còmhdach bho ar bonn;
Ach an diugh tha maor 'us lann
Air gach alltan agus òb;
Cha 'n 'eil saorsa sruth nam beanntan
Anns a' ghleann 's an robh mi òg.

Anns a' ghleann, &c.

Tha na fàrdaichean 'n am fàsaich,
Far an d' àraicheadh na seòid,
Far 'm bu chridheil fuaim an gàire,
Far 'm bu chàirdeil iad mu 'n bhòrd,
Far am faigheadh coigreach bàigh,
Agus ànrach bochd a lòn;
Ach cha 'n fhaigh iad sin 's an àm so
Anns a' ghleann 's an robh mi òg.

Anns a' ghleann, &c.

Chaochail maduinn ait ar n-òige
Mar an ceò air bhàrr nam beann;
Tha ar càirdean 's ar luchd-eòlais
Air am fògradh bhos 'us thall;
Tha cuid eile dhiubh nach gluais,
Tha 'n an cadal buan fodh 'n fhòd,
'Bha gun uaill, gun fhuath, gun antlachd
Anns a' ghleann 's an robh iad òg.

Anns a' ghleann, &c.

Mo shoraidh leis gach cuairteig,
Leis gach bruachaig agus còs

Mu 'n tric an robh mi 'cluaineis
'N àm 'bhi 'buachailleachd nam bò—
'N uair a thig mo réis gu 'ceann,
Agus feasgar fann mo lò,
B' e mo mhiann a bhi 's an àm sin
Anns a' ghleann 's an robh mi òg.

Anns a' ghleann, &c.



## AN SEILLEAN AGUS A' CHUILEAG.

Air maduinn chiùin 's a' chéitein thlàth,
Gach doire 's crann 'us gleann fo 'dh bhlàth,
Bha 'n smeòrach agus eòin nan spéur
Le 'n luinneig bhinn ac' air gach géig;
Na laoigh 's na h-uain a' leum le fonn,
A' ruagail mu gach preas 'us tom;
'Us braon de 'n driùchd air bhàrr gach feòirn'
A' dealradh air an cinn mar òr.

Bha cuileag sgiathach fhaoin gun chéill
'G a cluiche fhéin ri blàths na gréin';
I 'null 's a nall, i 'sios 'us suas,
Gun dragh, gun chùram, 'us gun ghruaim.
Bha seillean stiallach, ciallach, còir
A' falbh a chothachadh a lòin,
Ghlaodh a' chuileag "ciod e 'n sgeula"?
'S labhair iad mar so ri 'chéile —

### A' Chuileag.

"Nach ann ort 'tha 'n drip an còmhnuidh?
Fuirich tiota leam ag còmhradh:
Ciod an tairbh' 'tha dhut 's an t-saoghal,
Ga do mharbhadh fhéin le saothair?
Bho mhoch gu dubh, bho bheinn gu tràigh,
Cha 'n fhàg thu lus no sóbhrach bhàn,

Cha 'n fhàg thu cluaran, dris, no ròs
Nach toir thu greiseag air an deoth'l.

Seall thu mis' an so cho éibhinn,
'Danns' an gathan caoin na gréine;
'S cha 'n 'eil mi uair no tràth gun lòn,
Ged nach 'eil mil agam an stòr;
Ma thig am fuachd, 's an geamhradh gann,
Cha dean mi ullachadh roimh 'n àm—
Thigeadh uair 'us àm na h-éiginn,
Cha ghabh mi dragh dheth gus an fheudar."

## An Seillean.

"A chreutair aimidich gun ghò,
Gur beag 'tha 'ghliocas na do ghlòir;
Ged 'tha thu 'n diugh 's do chupan làn,
Cha mhair an saibhreas sin ach geàrr;
Thig doinionn shearbh 'us geamhradh garbh
A bheir do shòlasan air falbh;
Cha 'n fhaigh thu blàths air feadh nan gleann,
Cha tog a' ghriann ach fann a ceann.

Gach ròs 'tha 'sgeadachadh nam bruach
Bheir reòdhtachd fhuar air falbh an gruag:
Cha chluinn thu smeòrach air gach géig,
Cha 'n fhaic thu uain a' ruith 's a' leum;
Bidh mis' an sin gu seasgair blàth,
'S a' bhothan bheag a dhealbh mo làmh;
Cha bhi mi 'n taing aon neach fo 'n ghréin,
A' sealbhachadh mo shaoithreach fhéin.

Bidh tus' an sin na d' dheòiridh truagh,
A' dol mu 'n cuairt gun dreach gun tuar,
'S tu leis a' ghort a' faotainn bhàis,
An tuill 's an uinneagan an sàs:
Thu air an déiric anns gach àit',
Gun mhath dhut fhéin, gun tlachd do chàch:
Sin an dòigh a chleachd do shìnnsir,
'S dòigh nach dean an sliochd a dhìobradh."

## A' Chuileag.

"Bu tric do shaothair fhéin gun bhuaidh,
Ged 'tha thu 'n diugh a' deanamh uaill,
Am bothan beag a dhealbh do làmh,
'S e air a leagadh sios gu làr;
A' mhil, a choisinn thu gu cruaidh,
A' falbh a' dranndan mu gach bruaich,
Aig càch a' stigh gu h-ait 'g a h-òl,
'Us tusa 'muigh gun taigh, gun lòn.

Ach 's lionmhor iad 'tha dheth do sheòrs',
'Tha 'deanamh uaill á meud an stòir;
Bho 'n saothair ghoirt cha ghabh iad tàmh,
Ag càrnadh suas gun fhios có dha;
Bu tric do shìnnsir fhéin ri fuaim,
An cuid 's an ionmhas 'g a thoirt uath';
Ri rùsgadh ghath 's a' tarruinn lann,
'S an tigh 'g a leagadh sios mu 'n ceann.

Ach mheas mi fhéin—'s e sin mo ghnàths—
Na 'm faighinn idir cosg an tràth,

Gu 'm b' fheàrr dhomh subhachas 'us ceòl
An ùine bheag a bhios mi beò,
No ged a gheibhinn saibhlean làn,
Gun fhois gun sìochaint air an sgàth,
Oir 's e mo dhòchas 'us mo chréud
Gu 'm faigh gach latha lòn da fhéin."

## An Seillean.

"Ah! 's duilich leam nach tus' a h-aon
'Tha 'beathachadh air plaosgan faoin,
'Tha gabhail fasgaidh fodh gach sgleò,
Le beatha dhiomhanaich mar cheò;
An ùin' a' ruith gun mhath gun fheum,
Cha 'n fhàg iad cliù no ainm 'n an déigh,
'S cha d' thug iad géill do 'n duine ghlic
A dhearbh nach deanar gniomh fodh 'n lic.

Tha mise mar a bha thu 'g ràdh,
Bho mhoch gu dubh, bho bheinn gu tràigh;
Ach 's iomadh ròs a ni mi 'dheoth'l
Bho 'm bheil a' mhil an déigh a h-òl;
Gidheadh cha 'n fhàs mo mhisneach fann
A' saothrachadh bho àm gu àm,
Oir chreid mi riamh—'s i sin an fhìrinn—
'Gu 'n tig toradh math á dìchioll'.

Cha robh mi riamh na m' thróm air càch,
Cha mhò a bhraid no ghoid mo làmh,
'S cha bhi mo lòn ri m' bheò an éis,
Ma dh' fhàgar agam mo chuid fhéin;

Ach ma thig nàmhaid orm gu teann,
Ma spùinneas e mi fhéin 's mo chlann,
Cha d' chuir e còmhdach riamh mu 'cheann,
Am fear nach tàrrninn ris mo lann.

'Us beag no mòr g' am bi ar neart,
Ma ni sinn leis an ni 'tha ceart;
Ar buadhan biodh iad lag no treun,
Ma chuireas sinn iad sin gu feum—
Cha tuig thu mar a dh' fhàsas càrn,
Le clach a thilgeadh ann a ghnàth;
'S e braonaibh faoin' a lion an cuan;
Is duslach mìn gach beann mu 'n cuairt.

Dùisg suas, ma ta, 'us tog ort greann,
Bi saothreach fhad 's a gheibh thu 'n t-àm;
Tha samhradh caomh a' falbh 'n a dheann,
Tha 'n geamhradh gnù a' tarruinn teann,
Ma mheallar thu an so le bréig,
Bi cinnteach 'n uair a thig an t-éug,
Gu 'm bi do chliù 's do dhuais d' a réir
Bho 'n Ti 'thug beatha do gach cré."

Thug iad greis mar sin air còmhradh,
Ged nach robh iad tric ag còrdadh,
'Us mar a thachair dhuinn gu léir,
Bha iad car dian 'n am barail fhéin;
Ach le dùrachd gheanail spéiseil
Ghabh iad latha math de chéile,
Dh' fhalbh an seillean còir 'us srann aig',
'S theann a' chuileag fhaoin ri dannsa.

## SINE CHALUM BHAIN

AIR FONN—"*Oor Kail-yard.*"

THA 'n rìbhinn òg is àille cruth
'S a' bhail' ud thall a' tàmh;
Tha 'làmh 's a deud cho geal 's an gruth,
'S a gruaidh mar ròs fodh bhlàth;
Bho shàil a buinn gu bàrr a cinn,
Gu fallain, dìreach, tlàth,
Mar lilidh fhìnealt', mhaiseach, mhìn,
Tha Sìne Chalum Bhàin.

Biodh càch an geall 's an gaol air cuid
Aig am bi crodh 'us bàrr,
Cha 'n iarr iad buaidh is fheàrr na sud,
Ma gheibh iad saibhlean làn;
Ach cha 'n e cuid 'chuir mise 'm bruid,
'S a thug air falbh mo chàil,
Ach mar 'tha m' inntinn tróm fodh chìs
Aig Sìne Chalum Bhàin.

Bu ghrinn leam luinneag bhinn a guth
Air maduinn chiùin 's a' Mhàigh:
Tha 'cóm cho geal ri eal' an t-sruth,
'S i cuireadach 'n a gnàths;
Tha 'sùilean caomh, 's a gàire caoin,
'Ga m' fhàgail faoin gun stàth—

Cha 'n òr no nì a leòn mo chrìdh',
  Ach Sìne Chalum Bhàin.

Ach shuidh mi 'n raoir car fad' a' muigh
  Ma shuidh cha b' ann na m' thàmh;
Bha agam clàr 'us peann 'us dubh,
  'S mi 'cur ri deanamh dàin;
Na h-eòin le 'm puirt 'g an cluich gun chruit
  Mu uchdanan nan àrd;
'S sheinn mise duanag mhilis bhinn
  Do Shìne Chalum Bhàin.

'S e 'thuirt mo mhàthair rium an diugh
  Gu 'n d' fhalbh mo chruth 's mo bhlàth,
Gu 'm feumainn tòiseachadh air fìon,
  'Us mìos 'thoirt aig an t-sàl;
Ach 's eòl dhomh rud cho math ri sud,
  'S a thigeadh rium ni b' fheàrr,
Na 'm faighinn bothan beag dhomh fhìn
  'Us Sìne Chalum Bhàin.

Ach 's eagal leam gu 'm bheil mi clì
  'S gu 'n deachaidh m' inntinn ceàrr,
Cha 'n fhaigh mi fois air muir no tìr,
  Cha 'n 'eil mi tinn no slàn;
'S cha 'n 'eil ach dithis anns an sgìr
  A bheir dhomh sìth gu bràth;
'S e 'n dàra h-aon dhiubh sin a' chill,
  No Sìne Chalum Bhàin.

## CUAIRT DO EILEAN A' CHEO.

Aon turas eile tha mo chas
  Air Eilean gorm a' cheò,
Tha bheanntan àrd 's a chluainibh glas
  Gun chaochladh air an glòir;
Le fhuarain fhionnar, chuisleach, bhras,
  Is cùbhraidh blas ri 'n òl,
'S na mìltean blàth fodh dhriùchd nam fras
  A' lasadh feadh an fheòir.

Do chreagan corrach, gruamach, liath,
  Mu 'n iath an ceò 's a' ghaoth,
Tha 'm bunait socraichte bho chian,
  Nach crion gu bràth le aois,
Mar challaid bhuain 's 'n am balla dion,
  Mu d' ghleannain ghrianach chaoin,
A dh' altrum anns gach linn a thriall
  Gu gaisgeil, siol nan laoch.

Mar bhruadar faoin air sgiath na gaoith'
  Nach till air ais gu bràth,
Tha spiorad tiamhaidh 'toirt gu m' chuimhn'
  Na càirdean grinn a bha;
Na làithean sonais agus sìth
  'Bha agam fhìn 's aig càch,
Cho aotrom saor ri féidh nam frìth,
  A' siubhal ghlinn 'us chàrn.

Bha maduinn m' òige subhach blàth,
   Fo sgàil do stùcan cas;
Gu h-aoibhneach eadar beinn 'us tràigh,
   'S air sàil' nan stuaidhean glas;
Ach b' éiginn falbh á tìr mo ghráidh,
   Gu sràidean lom nan clach,
Tha dachaidh m' òige falamh fàs,
   'S dh' fhàg sin car fuar mo theachd.

Ach 's caochlaideach an ùine gheàrr
   A dh' fhàgar sinn fo 'n ghréin,
Bha sin mar chuibhrionn aig gach àl
   A bha no 'thig 'n ar déigh;
Iad uil' an tòir air tìr is fheàrr,
   'S air sonas àrd nach tréig,
Ag iarraidh meala bho gach blàth,
   'Us slàinte do gach creuchd.

Na caochlaidhean a dh' fhaodas teachd
   Le aiteas no le bròn,
Cha 'n fhuaraich iad gu bràth mo thlachd
   Do 'n tìr a chleachd mi òg;
Gach doire, cuairteig, agus glac,
   'S an d' fhuair mi 'n toiseach treòir,
Tha dùrachd blàth mo chridhe steach
   'An Eilean gorm a' cheò.

## AM FAIGH A' GHAIDHLIG BAS?*

Tha mòran sluaigh a'm beachd an diugh
  Nach 'eil ar cànain slàn,
Nach fhad' a chluinnear fuaim a guth,
  Nach téid i 'chaoidh ni 's fheàrr;
Gu 'm bheil an aont' a bh' aic' air ruith,
  Nach tog i ceann gu bràth;
'S a dh'aindeoin buaidh Mhic-'Ille-Dhuibh,
  Gu'm faigh a' Ghàidhlig bàs.

Tha siol nan sonn 'g an cur air chùl,
  'S am fearann 'g a chur fàs;
Tha féidh 'us caoirich air gach stùc
  Mu 'n robh na laoich a' tàmh;
Tha cinneach eil' air teachd do 'n ùir,
  'S ag éiridh suas 'n an àit',
'Tha toirt am bòidean air gach dùil
  Gu 'm faigh a' Ghàidhlig bàs.

An leig sinn eachdraidh chaomh ar tìr'
  A sgrìobadh de gach clàr,
'S a' Ghàidhlig chòir a chur a dhìth
  Le linn nach tuig a gnàths?
An cànan aosda, glòrmhor, binn,
  A dhùisgeadh fuinn nam Bàrd,
Am fan sinn diomhanach gun suim
  'Us daoi 'g a cur gu bàs?

* A translation will be found further on.

Dùisg suas, a Ghàidhlig, 's tog do ghuth,
  Na biodh ort geilt no sgàig;
Tha ciadan mìle dìleas duit
  Nach dìobair thu 's a' bhlàr;
Cho fad' 's a shiùbhlas uillt le sruth,
  'S a bhuaileas tuinn air tràigh,
Cha 'n aontaich iad a'n cainnt no 'n cruth
  Gu 'n téid do chur gu bàs.

A' chainnt a dh' fhoillsich cliù nam Fiann,
  'S an gaisgeadh dian 's gach càs;
Tha 'n euchdan iomraiteach bho chian
  Ag àrach miann 'n an àl;
Na leómhainn threun' nach d' thug le fiamh
  An cùlthaobh riamh do nàmh,
Tha iomadh gleann, 'us cnoc, 'us sliabh,
  A' luaidh air gniomh an làmh.

Cha 'n eòl dhuinn ceàrn an ear, no 'n iar,
  No fonn mu 'n iath an sàl,
Nach fhaighear cuid an sin dhe 'n siol
  A' liadachadh 's a' fàs,
'Tha 'g altrum suas, le dùrachd dhian,
  Gach sgialachd agus dàn
A bhiodh an sinnsirean a' sniomh
  'An tìr nan sliabh 's nam bàgh.

Ach 's geàrr a bhios an ùin' a' triall
  Gu 'm faic sinn, mar is àill,
A' Ghàidhlig mhùirneach, mar am miann,
  'An cathair inbheich, àird,

A' sgaoileadh eòlais, tuigse, 's ciall
Bho 'h-ionmhasan nach tràigh;
'S a' taisbeanadh le neart a rian
Nach téid i 'n cian so bàs.

'N sin togaidh i le buaidh a ceann,
Le aoibhneas ni i gàir',
A teudan gleusaidh i gu teann
Le cridhe taingeil, làn;
Gu 'n cluinn mac-talla feadh nan gleann
Gach doire 's allt 'cur fàilt',
'S an osag chiùin air bàrr nam beann
Ag giùlan fonn a dàin.

Ach buaidh 'us piseach air na laoich
'Tha seasmhach air a sgàth,
'Chaidh àrach ann an tìr an fhraoich,
Ge sgaoilt' an diugh an àl;
Ged 'chaidh an sgapadh air gach taobh,
Cha chaochail iad an gnàths,
Cha 'n fhàs an eachdraidh lag le aois,
'S cha 'n fhaigh a' Ghàidhlig bàs.



## MAIRI BHAIL' A' CHRO.*

AIR FONN—*"O' a' the airts."*

AIR latha dhomh 's mi 'falbh nan àrd,
Ait' àraich fir na cròic',
Gu 'n d' chaill mi m' iùl air feadh nam màm
Le bàrcadh trom de cheò;
Bha 'n oidhche dhorcha 'tarruinn teann,
'S mo chridhe fann gun treòir,
'N uair 'thachair rium a' ghruagach bhàn
Air àiridh Bhail' a' chrò.

'Us thug i cuireadh dhomh gun dàil
Gu 'fàrdaich bhig gun sgòd,
'Us thuirt i rium mi 'dheanamh tàmh
Gu 'n sgaoil an là na neòil;
Gu 'm faighinn leabaidh thioram bhlàth
De bharrach àluinn òg,
Gu 'm faighinn biadh 'us deoch 'us bàigh
Air àiridh Bhail' a' chrò.

Is lionmhor ròs 'tha fàs fodh' n driùchd
Nach fhaca sùil an glòir,
Is lionmhor maighdeann mhaiseach chiùin
Nach deach' a cliù an ceòl;

* A Translation will be found further on.

Ach riamh cha d' fhosgail ròs fodh dhriùchd
  No òigh an cùirt 's an Eòrp',
Cho fìnealt' ann an cruth 's am blàth
  Ri Màiri Bhail' a' chrò.

Ged 'bheireadh baintighearna dhomh 'làmh,
  Le saibhlean làn a dh' òr,
Gur lionmhor buaireas agus cràdh
  'Tha 'n càradh ris an t-seòrs';
Gu 'm b' anns' a bhi air chosg an tràth
  Le sìth 'us gràdh 'n a chòir,
An gleann nan cuach, 's a' ruith nam bà,
  Le Màiri Bhail' a' chrò.

'N uair théid i 'mach 's a' mhaduinn chaoin,
  Gu fallain, aotrom, beò,
'S a ghleusas i a duanag ghaoil
  An doire mhaoth nan cnò.
Bidh eòin nan geug a' seinn do 'n àl
  Gu h-ait air bhàrr nam meòir,
Ach éisdidh iad 's an cinn fodh sgàil,
  Ri Màiri Bhail' a' chrò.

Tha 'sùilean iochdmhor, baintidh, ciùin,
  Ag innse 'rùin gun ghò,
Tha 'ceum neo-throm 's a cruth gun smùr,
  Gun mheang, gun lùb, gun leòn,
Tha mais' 'us nàire 'snàmh 'n a gruaidh,
  Gun fhoill, gun uaill 'n a dòigh,
Mar lilidh mhìn a' fàs le buaidh
  Aig fuaran Bhail' a' chrò.

Mo shoraidh slàn gu 'n robh gu bràth
'N a fàrdaich 'us 'n a stòr!
Tha 'h-ìomhaigh ghràidh na m' chuimhne 'ghnàth,
'Us briathran blàth' a beòil,
Bidh m' aigne làn de ghaol nach cnàmh
Gu 'n càirear mi fodh 'n fhòd,
Do 'n ghruagaich bhàin a dhùisg mo dhàn
Air àiridh Bhàil' a' chrò.



## DUANAG DO BHELLAIG.

AIR FONN—"*Och mar tha mi 's mi na m' aonar.*"

'FHIR a shiùbhlas a null gu m' dhùthaich,
Thoir leat mo dhùrachd 'us fàg 's an t-Sròm e;
Ma chì thu 'ghruagaich a ghoid mo shuaimhneas,
'S a rinn mo bhuaireadh le snuadh a bòichead.

Ma chì thu caileag ri 'n can iad Bellag,
Aig bial Loch-carron 'tha 'gabhail còmhnuidh,
Ma gheibh thu sealladh dhe 'sùilean meallaidh,
Tha mis' am mearachd mur toir iad leòn dhut.

Tha iochd 'us càirdeas 'n a gnùis 'tha bàigheil,
'S a gruaidh cho àillidh ri blàth nan ròsan,
Tha fiamh a gàire mar ghrian a' deàrrsadh,
'Cur saighdean gràidh ann an càil gach òigfheir.

Tha fiamh a cuailein 's e sios mu 'guaillean,
Air sniomh 'n a dhualan 'us tuar an òir air,
Tha 'cóm cho uallach 's a ceum cho guanach,
'S gu 'n d' thug i uamsa mo shnuadh 's mo shòlas.

Ge binn an smeòrach 's a' mhaduinn chéitein,
A' seinn gu h-éibhinn air bàrr nan ògan,
Gur binne leamsa mo chruinneag ghaolach,
Le 'luinneag chaoin ri mo thaobh 's an t-seòmar.

'S ann leam a b' éibhinn a bhi 'g a h-éisdeachd,
'Us fuaim nan teudan a' leum fodh 'meòirean,
Ged bhithinn deurach 's air bheagan spéirid,
Chuireadh a beusan gach beud air fògradh.

'Us ge b' e céile a ni do bhuannachd,
Gheibh e duais leat nach ceannaich òr dha,
Gheibh e ciùine le mùirn 'us stuamachd,
'Us maighdeann shuairce gun uaill gun ghòraich'.

Ach 's e mo dhùrachd nach fhaigh thu ùmbaidh,
No fear nach cunntar am measg nan còmhlan,
Ach òigfhear uasal 'bhios fearail buadhach,
'Bheir sonas buan dhut 'n uair 'ni thu pòsadh.



## AN GAOL A THUG MI OG.

AIR FONN—"*O' a' the airts.*"

Chaidh duanag bhinn, bhlasda a dheanamh fodh 'n ainm so, agus air an aon fhonn, bho chionn iomadh bliadhn' air ais, le Iain òg Morraidh.

'S A' mhaduinn chéitein 'n uair tha 'n driùchd,
  Cho ciùin air bhàrr an fheòir,
'S na lusan maoth cho maiseach ùr
  A' dùsgadh suas 'n an glòir ;
'S a' ghrian a' boillsgeadh air an gnùis
  Mar sheudan mùirneach òir ;
Tha sin gu tric a' toirt gu m' smaoin
  An gaol a thug mi òg.

'N uair 'chì mi 'n spréidh a' ruith 's a' leum
  Le éibhneas air na lòin,
'S a chì mi smeòrach bhinn nan geug
  'S a céile fhéin 'n a còir ;
Ag ullachadh a cuachaig fhaoin
  Do 'h-àlach maoth gun treòir,
Tha sin gu tric a' toirt gu m' smaoin
  An gaol a thug mi òg.

'N uair 'chì mi 'n rìbhinn mhaiseach chiùin
  Le rùn gun fhoill gun ghò,
'S a leannan gaoil do 'n d' thug i ùigh
  Le sunnd a' buain nan ròs ;

'S a chì mi 'n t-òigfhear fearail, caomh
  A' seinn ri taobh na h-òigh,
Tha sin gu tric a' toirt gu m' smaoin
  An gaol a thug mi òg.

'N uair 'chì mi 'ghrian an àird nan speur
  'N a maise fhéin gun sgleò,
'S a gnùis a' sgaoileadh gathan sèimh
  Air sléibhtean gorm a' cheò;
Ach 'n uair a dh' éireas neòil no gruaim
  A mhùchas uainn a glòir,
Tha sin gu tric a' toirt gu m' smaoin
  An gaol a thug mi òg.

'N uair 'chì mi sóbhrach mhìn nam bruach
  'S a snuadh air dhreach an òir,
Gach doire 's allt a' seinn le buaidh
  'Us luathghair aig na h-eòin,
Ach 'n uair a thig an dùbhlachd fhuar,
  A sheargas tuar gach pòir,
Tha sin gu tric a' toirt gu m' smaoin
  An gaol a thug mi òg.

Faodaidh na lusan éirigh suas
  'Tha 'n diugh na 'n suain fodh 'n fhòd,
'S 'n uair 'thig an samhradh sèimh mu 'n cuairt
  Bidh luathghair aig na h-eòin;
Thig iomadh caochladh oirnn nach saoil,
  'S cha bhi iad saor bho bhròn,
Tha sin gu tric a' toirt gu m' smaoin
  An gaol a thug mi òg.

## FAILTE DO 'N EILEAN SGIATHANACH.

O, fàilt' air do stùcan,
Do choireachan ùdlaidh,
Do bheanntainnean sùghmhor,
  Far an siùbhlach am meann!
Tha 'n geamhradh le 'dhùbhlachd
Mu na meallaibh a' dùnadh,
'S gach doire le 'bhùirean
  Air a rùsgadh gu bonn.

Chi mi Cu-chuilinn
Mar leóghann gun tioma,
Le 'fhiasaig de 'n t-sneachd
  Air a phasgadh m' a cheann;
'S a ghruaidhean a' srùladh
Le easannan smùideach
'Tha 'tuiteam 'n an lùban
  Gu ùrlar nan gleann.

Do chreagan gu h-uaibhreach,
Mar challaid mu 'n cuairt dhut,
'S na neòil air an iomairt,
  A' filleadh mu 'm bàrr;
'S am bonn air a sguabadh
Le srùlaichean gruamach,

Bho bhàrcadh a' chuain
   A' toirt nuallain air tràigh.

O! c' àit' 'eil na gaisgich
A dh' àraich do ghlacan,
'Bu shuilbhire macnus
   Mu stacan a' cheò?
Le fùdar 'g a sgailceadh
Bho 'n cuilbheirean glana,
'S na mial-choin 'n an deannaibh,
   Nach fannaich 's an tòir.

Na laoich nach robh meata
Ri aodann a' bhatail,
Nach aomadh gu taise
   Ri caismeachd an nàmh:
Cha 'n 'eil raon agus machair
Air 'n do sgaoil iad am bratach
Nach d' fhàg iad an eachdraidh
   Gun mhasladh do 'n àl.

Ach tha 'm fàrdaichean sguaibte,
'S an seòmraichean uaine,
Iad fhéin 'us an gaisge
   'N an cadal fodh'n fhòd;
'S tha osag nam fuar-bheann,
Le 'h-osnaidhean gruamach,
'G an caoidh mu na cruachan,
   'S a' luaidh air an glòir.

O! c' àit' 'eil gach sòlas
'Bha agam na m' òige
'Toirt meal' as na ròsan
Mu d' chòsagan tlàth?
Tha companaich m' eòlais
Air am fuadach bho 'n còmhnuidh,
Tha 'mhil air a deòthal
'S tha 'n ròsan gun bhlàth.

Ach 's caomh leam do ghleanntan,
Do shrathan 's do bheanntan,
'S an ceò tha 'n a chadal
Air baideal nan àrd,
Na ciabhagan torach,
Na srònagan corrach,
'S na sruthain ri coireal
Do 'n eilid 's d'a h-àl.

Gu ma buan a bhios d' eachdraidh,
Agus cliù aig do mhacaibh,
Gus an crìonar an talamh,
'S am paisgear na neòil!
Fhad 's 'bhios sioban na mara
A' bualadh air carraig,
Bidh mo dhùrachd gun deireas
Do dh-Eilean a' cheò!

## COINNEAMH BHLIADHNAIL COMUNN GAILIG INBHIRNIS.

FAILT' air clann nan Gàidheal cliùiteach,
'Tha cruinn an nochd 'n an comunn mùirneach,
A sheasamh cànain aosd' ar dùthcha,
A sheinn ar bàird ;
'S a h-eachdraidh bhuan nach téid a mhùchadh
An glòir nan dàn.

Cho fad 's a shiùbhlas uillt troimh ghleanntan,
'S a shéideas gaothan ris na beanntan,
Bidh cainnt 'us ceòl nan gaisgeach greannmhor
A dhìon ar tìr,
A' taisbeanadh an cliù gun ghanntar
Bho linn gu linn.

A' chainnt a labhradh le ar sìnnsir,
'S a dh' fhàg iad againne mar dhìleab,
Tha sìbhs' an nochd gu duineil dìleas,
Mar 'bu chòir dhuibh ;
'G a nearteachadh 'n ur baile rìoghail
Le deadh eòlas.

'S i 'labhair Oisean, Fionn, 'us Diarmad,
'S a dhùisgeadh spiorad treun 'n an iarmad,

A sheasadh daingean mar an t-iarunn,
Ri uchd an nàmh ;
'S an talla chiùil gu baintidh siochail,
Le iochd 'us bàigh.

Altrumaibh le beus gun truailleadh,
Gach nì 'tha maiseach agus uasal,
Le spiorad rioghail mar 'bu dual dhuibh,
Bho bhur sìnnsir ;
'S cainnt bhur màthar cumaibh suas i
Gun a dìobradh.

Cuimhnichibh an stoc bho'n d' fhàs sibh,
'S air an eachdraidh bhuain a dh'fhàg iad,
Air an gniomharan neo-bhàsmhor,
'S air an euchdan ;
A cheannaich saorsa tìr nan àrd-bheann
Le 'n cuid chreuchdan.



## FAILTE DO 'N BHLIADHN'-UIR

FAILTE 's furan do 'n bhliadhn'-ùir,
  Le 'trusgan geal is sunntach greann,
'Dhùisgeas aiteas anns gach gnùis,
  A sgaoileas fleadh mu bhùird le fonn.
Ged nach fhaigh sinn a bhi dlùth
  Do 'r luchd-comuinn rùin 's an àm,
'S e 'chiad làn a théid 's a' chuaich:—
  Slàinte bhuan do Thìr nam beann.

'Tàmh am baile-mór nan tùr,
  Cha bu dùthchas dhuinn 'bhi ann,
Far nach fhaic sinn fiadh air stùc,
  No bradan ùr 'g a thoirt á allt;
Far nach cluinn sinn pìob air cluain,
  No gillean-Callainn shuas an gleann—
Ach cuiridh sinn mu 'n cuairt a' chuach,
  'Dianamh luaidh air Tìr nam beann.

Tìr a' mhànrain, tìr a' chiùil,
  Tìr nam fiùran nach robh fann;
Ged 'tha 'n sliochd 'g an cur air chùl
  'Dhianamh rùim do chlann nan Gall—
'S iomadh fàrdach 'tha gun smùid,
  Far 'm bu shiùbhlach fonn nan rann;
Ach bidh an aigne blàth gach uair
  'Ni iad luaidh air Tìr nam beann.

Saoghal fada, maoin, 'us cliù,
  Do 'r luchd-dùthcha 'bhos 'us thall;
Dòirteadh bheannachdan mar dhriùchd,
  Gach bliadhn'-ùr 'thig air an ceann.
Ged a sgaradh sinn ri luaths,
  Bidh ar càirdeas buan 's gach àm;
'S òlaidh sinn le caithream cruaidh,
  Làn na cuaich' air Tìr nam beann.



## DUANAG AN T-SEOLADAIR.

AIR FONN—"*Eirich agus tiugainn O.*"

Gu ma slàn do 'n rìbhinn òig,
'Tha 'tàmh an eilean gorm an fheòir,
'S e 'dh' fhàg mo chridhe trom fodh leòn
  Nach fhaod mi 'n còmhnuidh fuireach leat.

An àm dhuinn dealachadh Di-màirt,
Gun fhios an tachair sinn gu bràth,
Gu 'n d' iarr mi gealladh air mo ghràdh,
  'S a làmh gu 'm biodh i 'fuireach rium.

Sheall i orm gu h-iochdmhor, caoin,
'S na deòir a' ruith bho 'sùilean maoth,
Gu 'n d' chuir e saighead gheur na m' thaobh,
  An gaol a thug mo chruinneag dhomh.

Tha 'n fhairge 'g éiridh suas 'n a smùid,
'Us mise 'n ceangal aig an stiùir;
Ach chuir e spionnadh ùr na m' dhùirn,
  An rùn a thug mo chruinneag dhomh.

Shiùbhlainn deas 'us shiùbhlainn tuath,
Dh' fhuilinginn acras agus fuachd,
'S cha ghearanainn air smùid a' chuain
  Na 'm buanaichinn a' chruinneag ud.

Thug i 'dealbh dhomh air an tràigh,
'Us dualan mìn dhe 'cuailean bàn,
Tha sin ag cur na m' chuimhne 'ghnàth
  An gràdh a thug mo chruinneag dhomh.

'N uair 'bhios ise trom 'n a suain,
Bidh mis' air bhàrr nan crannag shuas,
A' pasgadh sheòl, 's a' seinn mo dhuain,
  Mu 'n luaidh a thug mo chruinneag dhomh.

'S tric mi 'cuimhneachadh le spéis,
'N uair 'bha sinn ann an gleann nan geug,
Na h-uile gòraiche gun chéill
  A rinn mi-fhéin 's mo chruinneag ann.

'S ged 'tha mi 'n so air bhàrr nan sìon,
A' sabaid ris a' Chuan-an-iar,
Cha bhi mi 'cuimhneachadh mo dhìol,
  'N uair 'ni Catrìona furan rium.

Ach thus', a ghaoth, 'tha 'dol gu tuath,
Thoir leat mo shoraidh so gu m' luaidh,
'Us innis dhi, ma bhios mi buan,
  Nach caill i 'duais ri fuireach rium.

## CUAIRT DO CHUITHRAING.

Air togail oirnn dhuinn am Portrìgh,
(Oir bha sinn ann a dhà no trì,)
'N uair a dh' fhalbh sinn cha b' ann cearbach,—
Fhuair sinn glaine math bho Fhearchar.
A' dìreadh suas ri uchd Dhruim-aoidh,
Bha teas 'us pathadh trom 'g ar claoidh;
Ach chum sinn oirnn ri cainnt 's ri broighlich
Gu 'n d' ràinig sinn Ceann-sail-oighre.
'Us fhuair sinn Coinneach air a dhòigh,
'S a shearrag làn aig' air a' bhòrd;
Thug e dhuinn—'s e fhéin nach sòradh—
Làn na cuaich' de "Mhac-an-tòisich."
'N uair a ràinig sinn Tigh Uige,
Bha ar casan sgìth 'us brùite;
Ach cha do thàmh sinn fada 'n éis
'N uair 'chaidh Seumas ruadh air ghleus,
Ged 'ruitheadh tu air gach tigh-òsd',
'Tha eadar so 'us Tigh-Iain-Ghròt,
Bheir mise m' fhacal dhut 's mo bhòid,
Nach fhaigh thu diùlnach ris cho còir.
Ghabh sinn cuach de 'n Ileach blàth,
A' dhùisg ar neart 's a rùisg ar càil,
'Us lion sinn màlaid mhath de lòn
A' chumadh spionnadh ruinn 's an ròd.

Gu sunntach ghabh sinn suas an gleann,
Ag aithris sgeul 's ag gabhail rann,
'S 'n uair 'bhiodh ar cridh' a' fàs car fann
Bheireamaid fìdeag air an dram.
Ach ràinig sinn mu dheireadh thall,
Ged 'bha cuid againn car mall;
'Us dhearbh gach bruaich, 'us cuairt, 'us staing,
Gu 'n robh sinn dlùth air bial Chuithraing.
Bha aon fhear dhinn a bha 'n a Ghall,
'S an uair a sheall e 'null 's a nall,
'N uair 'chunnaic e gach coire 's gleann,
'N uair 'chunnaic e gach màm 'us meall,
'N uair 'chunnaic e gach creag 'us sgrìob
'Bha 'toirt nan speur dheth os a chinn,
'N sin ghlaodh e mach le briathran fann,
Gu 'n d' thàinig ceòl 'us neul 'n a cheann
Ach "mac-na-braich'," an gille còir,
Cho luath 's a rinn e cuach dheth òl,
Thug sin a chruth 's a chridhe beò,
'Us lean e sinn 's cha b' ann dhe 'dheòin,
Ach c' àit' 'eil bàrd no c' àit' 'eil cainnt,
A dh' innseas cliù no dealbh Chuithraing
Le 'chreagan gruamach, uaibhreach, àrd',
'S na neòil ag iomairt shuas mu 'm bàrr
'Thug dùbhlan do gach geamhradh garg,
An neart a chrith no 'n cóm a shearg,
A chum am bathais chruaidh gun fhiamh
Ri aghaidh sion nam mìltean bliadhn'?
Gach glac, 'us stac, 'us bac, 'us tóm,
Tha 'cumail fasgaidh shios mu 'bhonn,

Gach baile 'us fairc 'tha 'n taic a chléibh,
Cha 'n urrainn dhòmhs' an cur an céill;
Ach có le cridhe beò 'n a chóm,
'S a shùilean fosgailte 'n a cheann,
Nach irislicheadh sios e fhéin,
Ri aghaidh glòir an Ughdair thréin
A ghairm an sealladh so mu 'n cuairt,
Le guth a bheòil bho neo-ni suas;
A chruthaich nèamh, 'us fonn, 'us cuan,
'S a shuidhich iad le 'reachd bith-bhuan?
Mu dheireadh ràinig sinn am bòrd,
'Us shuidh sinn sios aige gu stòld',
B' e sin am bòrd nach iarr an saor,
'S nach searg air falbh gu bràth le aois,
Le 'chuibhreach fìnealt' maiseach feòir,
'S an driùchd a' dealradh air mar òr.
Tha linn a' teachd, 's tha linn a' triall,
'S tha 'm bòrd so 'n diugh mar bha e riamh.
Ach thus', a leughadair mo dhuain,
Ma 's e 's gu 'm bi do shaoghal buan,
Ma thig thu 'nall an so air chuairt,
Théid mis' an urras air do dhuais;
Cha ghabh thu aithreachas gu bràth
Gu 'n d' thàinig thu cho fad' air sàil,
Oir b' fhiach dhut coiseachd ás an Fhraing
A dh' fhaicinn ioghnaidhean Chuithraing.
Mu 'n sgìthich mi sibh le mo rann,
'S fheàrr dhomh 'chrìochnachadh 'n a àm,
Ach sin agad le cainnt gun sgleò,
Mar 'chaidh a' chuairt le Niall MacLeòid.

## DOIRE NA SMEORAICH.

AIR FONN—"*Muile nam mòr-bheann.*"

O, TIUGAINN, a rùin, a null am bealach,
'S na lusan cho ùr fodh dhriùchd na meala,
Nach cluinn thu na ciùil 'tha 'n dlùth's a' bharraich,
Le sùrd an doire na smeòraich.

Nach tric 'thug sinn sgrìob, mo rìbhinn lurach,
A thional nan dìthean mìn fo 'n duilleach;
'S a' mireag leinn fhìn gun sgìos gun mhulad,
A' dìreadh doire na smeòraich.

'Us bheir sinn a' chuairt so suas am bealach,
A dh' fhaicinn nan cluaineag cuachach meala,
'S ged théid sinn thar chuain ar luaidh bidh maireann,
Do bhruachan doire na smeòraich.

Nach beag a bha smaoin air maoin no earradh,
'N uair 'bha sinn cho saor ri gaoth nam beannaibh,
Ag iomain nan laogh bho thaobh nam bearradh,
Gu caochain doire na smeòraich.

Ach c' àit' 'eil an òigridh bhòidheach fhallain,
Na gillean gun spòrs 's na h-òighean banail,
'Bhiodh leinn aig a' chrò, 's ri ceòl 'us caithream
Mu chòsan doire na smeòraich?

Tha comunn mo ghaoil air sgaoileadh uile—
Gach sruthan 'us craobh gu 'n saoil thu 'tuireadh,
'S na gleannanan caoin gun laogh, gun duine
'Ni taobh ri doire na smeòraich.

Ach ni sinn ar n-iùl a null am bealach—
Tha bàta na smùide dlùth do 'n chala,
'S gu 'm fàg sinn ar dùrachd rùin mu 'n dealaich,
Aig cùiltean doire na smeòraich.



## CLANN LEOID.

AIR FONN—"*Thug sinn dùil do Mhac Leòid.*"

SEISD:—Hò, hi-ri 's na hi ù o,
Hi ri-ri 's na hi ù o,
Hò, hi-ri 's na hi ù o,
Tha mo rùn air Cloinn Leòid.

Gur a binn leam an sgeula,
Tha mo chinneadh air éiridh,
Gu 'bhi còmhnadh a chéile,
Mar bu bheus do Chloinn Leòid.

Tha mo chinneadh air dùsgadh,
Tha 'n cuid bhrataichean rùisgte,
'Mach air baideil an Dùine,
Dha 'm bu dùthchas Clann Leòid.

Dùn nan turaidean aosda,
Air a' bhunait nach caochail,
Far 'n do thuinich na laochraidh
Nach robh faoin do Chloinn Leòid.

Tùr nan clogad 's nan sgiathan,
Far an tachradh na triathan,
Ann an talla na fialachd,
'Tha bho chian aig Cloinn Leòid.

Bhiodh a "Cròṅan" aig Màiri,*
'S caithream cheòlmhor aig Pàdruig,†
Mu na bùird a bhiodh gàireach
   Ann am fàrdaich Chloinn Leòid.

Tha bhur n-eachdraidh gun truailleadh,
Bho na prionnsachan uaibhreach,
'S bho Rìgh Lochlunn nan cuantan,
   Bho 'n do bhuaineadh Clann Leòid.

'S tric a dhearbh iad bho 'n uair sin,
Ann an cathan 's an cruadal,
Gu 'm bheil gaisgeadh nach fuaraich
   Ann an dualchas Chloinn Leòid.

'S ma thig naimhdean g' ar gluasad,
Ni sinn goirid an ruagadh,
'S bratach shìthe nam buadhan ‡
   Taisgte suas aig Cloinn Leoid.

Theid an tarbh mar a b' àbhaist,
Air an toiseach 's a' ghàbhadh,
'S cuiridh bùirean bho 'chàirean,
   Crith air nàmhaid Chloinn Leòid.

Bithibh seasmhach, mo chàirdean,
Agus dìleas mar bhràithrean,

* Mairi Nighean Alasdair ruaidh.
† Padruig mór Mac Criomain.
‡ Bratach shìth Dhùn-Bheagain.

Duineil, cinneadail, làidir,
  Mar 'bu ghnàths do Chloinn Leòid.

Bithibh maiseach 'n 'ur giùlan,
'S biodh bhur gniomharan fiùghail,
'S cosnadh onair d' ar dùthaich,
  Agus cliù do Chlann Leòid.



## MO DHOMHNULLAN FHEIN.

AIR FONN—*"The Flower of Dunblane."*

'N UAIR 'chruinn'cheas an òigridh,
Gu mire 's gu sòlas,
Bidh mise na m' ònar
'S an t-seòmar gun ghleus;
Ag cuimhneachadh còmhraidh
An fhleasgaich a leòn mi,
'S an gaol thug mi òg do
Mo Dhòmhnullan fhéin.

Tha m' athair 's mo mhàthair
Ri gearan 's ri cànran,
'S ag cantainn nach fheàrr mi
Na pàisde gun chéill,
Mo ghaol 'thoirt a dh-òigfhear
'Tha daonnan a' seòladh,
'S a sgaoileas a stòras
Gun ghò ris gach té.

Ged gheibhinn fear chruachan
Le pailteas mu 'n cuairt da,
Gun toirt aig an t-sluagh dheth,
Gun suairceas 'n a ghnè;
Ciod e 'ni e dhòmhsa
Na chunntadh e 'dh-òr dhomh,
'S mo chridhe le deòin aig
Mo Dhòmhnullan fhéin?

Tha bliadhn' agus còrr bho
Na thriall e bho 'eòlas,
'S tha 'ìomhaigh cho beò dhomh
'S ged sheòladh e 'n dé;
Cha ghéill mi do dh-òigfhear,
'S cha tréig mi na bòidean
A sheulaich mi òg do
Mo Dhòmhnullan fhéin.

Tha dualagan bòidheach
Dhe 'chuailean na m' phòca,
'S a dhealbh air a chòmhdach
Le òr ann an céis;
Tha 'shùilean cho beò ann,
'S a ghruaidh mar na ròsan,
Ag ùrachadh dhòmhsa
Mo Dhòmhnullan fhéin.

'N uair 'thachradh an còmhlan
'S a' chlachan Di-dòmhnaich,
'N am measg cha robh òigfhear
Cho còmhnard 'n a cheum;
Cho beusach 'n a chòmhradh,
Cho fearail 'n a dhòighean,
Bhiodh sùil aig gach òigh air
Mo Dhòmhnullan fhéin.

Gu 'm b' òg 'bha sinn còmhladh
'An doire na smeòirich,
'S an dubhar 'g ar còmhdach
Fodh spògan nan geug;

A' tional nan neòinean,
Gu h-inntinneach ceòlmhor,
Ri brìodal gun ghò le
   Mo Dhòmhnullan fhéin.

'N uair 'dh' éireas na cuantan,
A' beucail le buaireas,
Na neòil air an ruagadh,
   'Us gruaim air an speur,
Bidh mise na m' ghòraig
Ag éisdeachd an còmhraig,
'S mo chridhe 'g a leòn mu
   Mo Dhòmhnullan fhéin.

Am Freasdal 'bhi 'stiùireadh
Nan gaothan le ciùine,
'S ag còmhnadh mo rùin anns
   Gach dùthaich 'us ceum;
'G a dhìon 'us 'g a sheòladh
Gu 'm pill e gu 'eòlas—
Gur mi 'dheanadh sòlas
   Ri m' Dhòmhnullan fhéin.

Ach mur till e gu m' ionnsuidh,
Gur mise 'bhios tùrsach;
Gu 'n càirear fodh 'n ùir mi
   Cha mhùch mi mo spéis;
Cha taobh mi ri òigfhear
'S cha chaochail na bòidean,
'S an gaol 'thug mi òg do
   Mo Dhòmhnullan fhéin.

## ORAN NAN CROITEARAN.

AIR FONN—"*Agus hó Mhórag.*"

Agus hó 'Mhórag,
Na hó-ro ach gheibh sinn fearann,
Agus hó 'Mhórag.

Gheibh sinn raontan glas ar sìnnsir,
A bha dhìth oirnn bho chionn tamuill.
Agus hó 'Mhórag, &c.

Gheibh sinn fuasgladh bho'n luchd-fòirneart,
'Bha air son ar fògradh thairis.
Agus hó 'Mhórag, &c.

So a' bhliadhn' 'thug dhuinn an sòlas,
Théid gach cuing a bh' òirnn a ghearradh.
Agus hó 'Mhórag, &c.

Cha bhi sinn tuilleadh mar 'bhà sinn,
Na ar tràillean rùisgte falamh,
Agus hó 'Mhórag, &c.

Togaidh sinn ar cinn gu dàna,
Dh' aindeoin bàillidh 'tha air thalamh.
Agus hó 'Mhórag, &c.

Chunnaic teachdairean na Bànrigh
Gu 'n robh 'n t-àm dhuinn a bhi 'n tarruinn.
Agus hó 'Mhórag, &c.

'S fhad' an t-uallach mu ar guaillean,
Ged nach cualas sinn ri gearan.
Agus hó 'Mhórag, &c.

Ach tha 'n trompaid air a séideadh,
'S bheir sinn air na reubail deannal.
Agus hó 'Mhórag, &c.

Chual' ar sluagh 'tha thall thar chuain i
'S fhreagair iad a fuaim le caithream.
Agus hó 'Mhórag, &c.

Ma bhios ar fineachan aontach
Gheibh sinn saorsa mar 'bu mhath leinn.
Agus hó 'Mhórag, &c.

Gheibh sinn còir air tìr ar dùthchais
'Chaidh a spùinneadh uainn le ceannairc.
Agus hó 'Mhórag, &c.

'S daor a' phrìs a phàigh ar sìnnsir
Air an tìr so le'n cuid fala.
Agus hó 'Mhórag, &c.

Dh' fhàg iad againn i mar dhìleab,
'S ni sinn strìth mu'n toir sinn thairis.
Agus hó 'Mhórag, &c.

Togaidh sinn bratach ar sìnnsir,
'S thig na suinn oirnn thar gach bealaich.
Agus hó 'Mhórag, &c.

'S chì an saoghal nach do chaochail
Sìol nan laoch 'bha 'n tìr nam beannaibh.
Agus hó 'Mhórag, &c.

Cha téid claidheamh ann an truaill leinn,
Gus an téid a' bhuaidh a cheannach.
Agus hó 'Mhórag, &c.

Gus am faic sinn tìr nan àrd-bheann
Air a h-àiteach 's air a glanadh.
Agus hó 'Mhórag, &c.

'S tillidh maoin, 'us gaol, 'us càirdeas,
Gu gach fàrdaich agus baile.
Agus hó 'Mhórag, &c.

Tillidh ceòl, 'us mire, 's mànran,
'S cha bhi cànran oirnn no smalan.
Agus hó 'Mhórag, &c.

'S bidh na Gàidheil mar a b' àbhaist
Ma thig nàmhaid na ar caraibh.
Agus hó 'Mhórag, &c.

Eiridh sinn a dhìon ar rìgheachd,
'S bheir sinn cìs de luchd na ceannairc.
Agus hó 'Mhórag, &c.

## AN TIGH-SOLUIS.

AIR carraig aosda, dhaingein, chruaidh,
Ri aghaidh beucaich borb a' chuain,
Tha lòchran dealrach, maiseach, ciùin,
'N a sheasamh ann, 's a' deanamh iùil ;
'Toirt rabhadh do gach ànrach truagh,
'Tha 'cath ri doininn ghairbh nan stuadh,
'S a' seòladh dhoibh le 'ghathan tlàth
Far am bheil dìon, 'us àite-tàimh.

'S an oidhche dhorcha, gheamhraidh, fhuair,
'N uair 'tha na speuran trom fo ghruaim,
'S na neòil a' falach bho gach sùil
Nan reultan glan a dheanadh iùil ;
'S an long 'g a h-iomain feadh nan tonn,
'S an cunnart bristeadh air an fhonn,
'N sin gheibh gach maraich' misneach ùr,
'N uair 'chi e an Tigh-soluis dlùth.

'S an dream 'tha 'tilleadh bhàrr an cuairt,
Bho thìrean céin, 's bho theas, 'us fuachd,
A dh' fhuiling allaban 'us leòn,
A' saoithreachadh air son an lòin ;
Buailidh an cridhe beò 'n an còm,
'N uair 'chi iad laist' e air an fhonn,
G' an treòrachadh gu 'n càirdean blàth,
'S gu cala 'm faigh iad fois 'us tàmh.

Sin mar 'tha 'n saoghal so gu léir,
Gach aon a' cath ri 'uallach féin ;
Gach aon a' saoithreachadh, 's a' strì,
An tòir air sonas, agus sìth ;
'S iad iomadh uair a' call an neirt,
Air eagal nach bi cùisean ceart,
Fo thrioblaid ghoirt, 's le cridhe fann,
'S am fàsach buaireasach fo 'n ceann.

Ach tha 'n Tigh-soluis daonnan dlùth,
Na 'm faiceadhmaid e le ar sùil—
Grian mhòr na fìreantachd 'tha shuas,
A shuidhicheadh le reachd bith-bhuan ;
An lòchran nach téid as gu bràth,
Suidhicht' air carraig bhuain nan àl,
'Toirt cuiridh do gach deòraidh truagh,
'S a sheòlas iad gu 'n dachaidh bhuain.



## BROSNACHADH NA GAIDHLIG.

Rinneadh na rainn so mu 'n àm a thòisich *Professor Blackie* air tional an airgid air son a' Chathair Ghàidhlig a chur air bonn ann an Dun-Eideann.

Dùisg suas, a Ghàidhlig, 's na bi fann,
'Us gleus do chlàrsach feadh nan gleann,
Tha aon fhear-tagraidh math ort teann
A chumas taic riut,
Cho fad' 's a mhaireas teanga 'n ceann
*Professor Blackie.*

Bha cuid an dùil nach robh thu slàn,
'S gu 'n robh do bheatha dlùth do 'n bhàs,
Ach bheir thu 'n car asda gun dàil
'N uair 'théid thu 'n cleachdadh,
A dheanamh luaidh air gniomh nan sàr
'Tha fodh na leacan.

Bidh tu 'n Oil-thigh mòr Dhun-Eideann
'Measg gach Laidinn, Eabhra, Greugais,
'G innse sgialachdan na Féinne,
'S mar a ghleachd iad,
'S ri àm a' chruadail có 'bu tréin'
A dhearbh an gaisge.

'Bheil neach le cridhe beò 'n a chom
An diugh ag còmhnuidh ann ar fonn,
'Tha 'deanamh tàir' air cainnt nan sonn
A 's cliùiteach eachdraidh,
Siol nan àrmunn blàthmhor trom
A cheannsaich feachdan?

'Bheil neach a dh' àraich tìr an fhraoich
Air call a bhàigh 's air fàs cho faoin,
Ri tàir' air cainnt a mhàthair chaoimh
'S nach taobh a reachdan?
Ach gheibh iad sin an duais gu daor,
Mur 'caochail *Blackie.*

Ach sibhs' air fad, a shiol nan rann,
Nach 'eil fo smachd aig clann nan Gall,
Glacaibh an sruth, 's e so an t-àm,
Cuir suas a' bhratach,
Tha brod a' ghaisgich air bhur ceann,
*Professor Blackie.*

Na fàgaibh tigh de 'm faic sibh smùid,
No duine beò a chì bhur sùil,
Bho Thigh-Iain-Ghròt gu Cluaidh nan lùb
Nach tog sibh creach dheth,
Gu 'm faigh sibh na deich mìle punnd
'Tha 'dhìth air *Blackie.*

'N sin théid bhur n-eachdraidh 'us bhur n-euchd
Air feadh gach linn a thig 'n 'ur déigh;

Bidh glòir nam bàrd air ceòl nan teud
Gu réidh 'n 'ur glacaibh;
'S a' Ghàidhlig aosd' le maoin gun éis
Ag gleus bhur macaibh.

'S 'n uair 'théid a' Ghàidhlig a chur suas
Air cathair inbhich mar bu dual,
'N sin òlaidh sinn dà làn na cuaich'—
'S cha bhi iad lapach—
Air slàint' an laoich a thug a' bhuaidh,

*Professor Blackie.*



## BEANNACHADH LEANNAIN.

Rinneadh an rann so mar fhreagairt do rann a rinn ministir àraidh a' beannachadh a leannain. Tha ise anns an rann so 'g a bheannachadh-san air ais.

Beannaich thus', a Rìgh na cruinne,
An t-Urramach Maigh'stir Dùghall,
Dòirt a nuas bho dhriùchd nan speur air
Na chumas a gheugan sùghmhor—
Dh' fhairich mise brìgh 'n a bheannachd,
'Sgaoileadh tharam mar ol-ungaidh—
Na feartan, nach fhaod mi 'àicheadh,
'Thàinig orm le blàths bho 'dhùrachd:
Cha 'n 'eil ball na m' cholainn uile,
Bho mo mhullach gu mo lùdaig,
Nach 'eil cho ùrail ri duilleig
Riamh bho ghuidh e leam 'n a ùrnuigh—
Beannaich e gach moch Di-dòmhnaich,
Bi 'dol còmhlath ris do 'n chùbaid;
Beannaich e fodh 'aid 's fodh 'chleòca,
'S an treud gòrach 'tha fodh 'chùram.
Thoir dha gliocas glan gun fhòtus
Gu bhi 'g an seòladh do d' ionnsuidh,
'S ag àrach gach meanglan breòite
'Tha fodh iomadh leòn air lùbadh.
Ach O! dion e bho gach buaireadh

A tha buailteach do gach dùilidh,
Gu h-àraid bho shùil nan gruagach,
'Tha 'n an saighdean luaineach sùgraidh;
'S 'n uair a bhios am muineil gheala
'S am bilean meala 'g a dhùsgadh,
Mu 'm bi 'inntinn air a truailleadh,
Sgaoil do bhrat gu luath mu 'shùilean.
Cum bho 'shealladh an sùil lurach,
'S an calpannan cruinne dùmhail,
'S an cìochan gucagach soluis
A dh' fhaodadh a chogais a mhùchadh.
Na leig gu bràth e ás do shealladh,
Cum gu caithriseach 'n a dhùisg e,
Air eagal gu 'n caill e 'chòta
'G iarraidh phògan anns na cùilean.



# ORAN.

AIR FONN—"*Duanag a' Chìobair.*"

GED tha mis' an Dun-Eideann
Ann an comunn luchd Beurla,
Cha 'n 'eil m' inntinn ag éiridh ri 'n dòigh,
Cha 'n 'eil m' inntinn, &c.

'S ann 'tha m' aigne 's mo dhùrachd
Ann an eilean nan stùc-bheann,
Far an éisdinn ri crùnluath an eòin.
Far an éisdinn, &c.

Bhiodh an smeòrach gu sùrdail
Air na meanganan sùghmhor,
Anns a' mhaduinn 'g ar dùsgadh le 'ceòl.
Anns a' mhaduinn, &c.

Leam a b' ait a bhi 'sùgradh
Mu na glacagan cùbhraidh,
'N uair a sgaoileadh an driùchd air na lòin.
'N uair a sgaoileadh, &c.

'Measg nan cruinneagan guanach
'Tha gun mhilleadh gun truailleadh,
'S 'tha gu faireachail suairce 'n an dòigh.
'S 'tha gu faireachail, &c.

Leam bu mhiann 'bhi 'g an éisdeachd
Aig an eadradh 's a' chéitein,
'N àm 'bhi 'tional na spréidhe do 'n chrò.
'N àm 'bhi tional, &c.

Iad le 'n cuaileanan dualach
Air an sgaoileadh mu 'n guaillean;
Bhiodh an cuman 's a' bhuarach 'n an dòrn.
Bhiodh an cuman, &c.



## COINNEACH ODHAR.

Rinneadh an rann so mar fhreagairt do cheist a chuireadh 's an "*Ard-Albannach*" le "Coinneach Dubh," a' feòraich an robh neach ann a b' urrainn innse dha am bu bhàs nàdurra a fhuair Coinneach Odhar, no c' uin, no c' àit' an do bhàsaich e?

CHUIR Coinneach dubh fios gu 'chàirdean
Eadar gleann, 'us bàgh, 'us bogha,
'N toir a h-aon diubh fios gun dàil dha
C' uin a bhàsaich Coinneach Odhar?
An deachaidh a losgadh? no 'bhàthadh?
No fhàgail a mach air todhar?
An deachaidh a chrochadh? no 'cheusadh?
No an d' eug e 'g eubhach cobhair?
B' aithne dhòmhsa bodach ròmach
A bha eòlach air sean ghobha
'Chunnaic e 'm feasgar a dh' fhalbh e,
'S gun e balbh, no dall, no bodhar;
Gréim aig' air cloich ghil na fàisneachd,
'G a fàsgadh cho teann ri glomhar,
'S 'n uair 'thug e aiste na bh' innte
Thilg e i thar tuinn Loch-Iomhair.
Bhòidich e 'n sin, 'n a éisdeachd,
Air na speuran, 's air an domhain,
Nach faicte sealladh gu bràth dhi,
Gus an tràghadh iad Loch-Iomhair.

'S ann anmoch feasgar Di-ciadain,
'N uair a bha 'ghrian a' dol fodha,
Mu 'n bhliadhna sin seachd-ceud-deug,
A rug an t-eug air Coinneach Odhar.
'S tha 'luath 'n a cadal bho 'n tràth sin
Faisg air bràighe Allt-an-t-sobhail,
Ann an clachan beàrnach frògach
Nach modha na crò nan gobhar.
Ma théid "Coinneach Dubh" gu bràth
A null gu àiridhean Shrath-Freothair,
Seallaidh iad gu saor dha 'n t-àite
'S an do smàladh Coinneach Odhar.



## FAILT' A' PHAIPEIR GHAIDHLIG.

Rinneadh an rann so air son a' chiad àireamh de Phaipeir Gàidhlig a thàinig a mach an déigh dha 'bhi car ùine air deireadh.

Mile fàilt' air clann mo dhùthcha—
Tìr nam beann, nan gleann, 's nam fiùran
Do 'm bu dual 'bhi buadhach cliùiteach
'N àm nan arm a bhi 'g an rùsgadh ;
An cinneadh rìoghail duineil treun
A dh' fhàg an eachdraidh glan 'n an déigh,
Nach d' thug an cùlthaobh riamh do 'n bhlàr,
Gu 'm biodh iad saor bho chuing an nàmh.

Ged bha mi greiseag oirbh air chall,
Cha b' i mo choire fhéin a bh' ann,
Ach sibhs', a chàirdean caomh mo rùin,
A chuir gun aobhar rium bhur cùl ;
Ach 'nis bho phìll mi ruibh air ais,
Cha bhi mi 'n dara h-uair cho tais ;
'S ma chumas sibhse rium a' chòir
Cha chuir mi cùl ruibh dhe mo dheòin.

Bha cuid am beachd nach robh mi beò,
'S gur 'h-ann a thug mi suas an deò ;
Ma thug, cha leubhar na mo ghruaidh
Gu 'n robh mi mìosan marbh 's an uaigh ;

Tha 'n diugh mo chruth, mo ghuth, 's mo bhlàth,
Cho slàn ri bradan glan an t-sàil,
Mo mhàileid de gach saibhreas làn,
De lòn a fhreagras air gach càil.

Ma gheibh mi misneach mhath bho'n t-sluagh,
Aig ceann gach mìos bheir mi mo chuairt,
Le còmhradh, òrain, agus duain,
A chuireas fuadach air gach gruaim.
'Us bidh mo thaic ri cainnt nan treun,
Gu 'm faigh i 'còir 's a h-àite fhéin ;
Oir 's iomadh bàrd a sheinn a cliù
Ged 'tha i 'n diugh 'g a cur air chùl.

Ach labhraidh mi le bagradh cruaidh
Ri Gàidheil fhionnar an taoibh-tuath,
'Tha ri tàir air cainnt am màthar,
'S air an tìr a rinn an àrach ;
Ach tha na laoich a chumadh suas
Ar cliù 's ar cainnt ag cnàmh 's an uaigh,
'S an t-àlach òg 'tha teachd 'n an déigh
'G am meas mar chinneach borb gun chéill.

Ach dùisgibh suas, a clann mo ghaoil,
Cuiribh gach bruadar faoin gu taobh,
Faicibh ar tìr bho bheinn gu tràigh
Gu 'bhi 'n a raontan falamh fàs ;
Na glinn a dh' àraich suas na laoich,
Gun taigh, gun bhlàths, a' fàs fodh fhraoch ;
'S bhur sliochd 'g an cur a null thar chuan,
Mar thràillean dìblidh air an ruaig.

Ar cànain bhlàth a b' àirde cliù,
'G a cur air chùl mar ni nach fiù,
'S a' dearbhadh oirnn le cainnt gun loinn
Nach còir a teagasg do ar cloinn;
Ag cumail uainn ar còir 's ar ceart,
Mar sin a' toirt air falbh ar neart,
Gu 'n téid ar fàgail rùisgte fuar,
Gun chainnt, gun dùthaich, 'us gun sluagh.

Eiribh suas, ma ta, gu dìleas,
'Dhìon bhur dùthcha 's cliù bhur sinnsir,
'Us bithibh seasmhach, fearail, cruaidh,
An taic a chéile mar bu dual.
'Us cuimhnichibh air tìr nam beann,
'S air gniomharran nan laoch a bh' ann,
'S ged bhiodh bhur saothair searbh 'us buan,
Cha robh na Gàidheil riamh gun bhuaidh.



## AN TEID THU LEAM, A RIBHINN OG?

Air fonn—"*The Birks of Aberfeldy.*"

An téid thu leam, a rìbhinn òg,
A rìbhinn òg, a rìbhinn òg,
An téid thu leam, a rìbhinn òg,
A null gu Tìr nam beanntan?

Chì thu 'n ròs a' fàs fodh 'n driùchd,
'S a' mhil ag éirigh suas 'n a smùid,
Bidh eòin nan geug a' seinn dhuinn ciùil
Le sunnt an Tìr nam beanntan.

Chì thu 'n gleann 's an robh mi òg,
'N uair 'bha mo chridhe maoth gun ghò,
Mu 'n d' fhuair mi eòlas riamh air bròn,
No leòn an Tìr nam beanntan.

Chì thu creagan gruamach àrd,
Na neòil a' sguabadh air am bàrr,
Bidh fuaim nan allt a' ruith le gàir,
Gu tràigh an Tìr nam beanntan.

Chì thu òighean bòidheach ciùin
'Chaidh àrach ann an glinn mo rùin,
Gu maiseach, finealt', glan gun smùr,
Cho ùr an Tìr nam beanntan.

Gheibh thu càirdeas, blàths, 'us mùirn,
'Us chì thu caoimhneas anns gach sùil,
Tha iochd 'us bàigh a' snàmh an gnùis
Gach dùil 'tha 'n Tìr nam beanntan.

Tìr nam fiùran fearail fial,
Nach d' thug an cùl ri nàmhaid riamh,
Bidh cliù, cho fad 's a dh' éireas grian,
Air iarmad Tìr nam beanntan.

Ged chaidh an sgaoileadh anns gach ceàrn,
Air feadh gach tìr mu 'n iath an sàl,
Bidh cuimhn' aca le aigne blàth
Gu bràth air Tìr nam beanntan.

Siùbhlaidh sinn, ma ta, le deòin,
Tha 'n samhradh caoin air teannadh oirnn,
Tha 'choill 's am fraoch 'us blàth an fheòir
'N an glòir an Tìr nam beanntan.



## DOCHAS.

Mo bheannachd ort, a dhòchais chaoin,
Bu tric a sheas thu m' inntinn mhaoth,
'N uair 'bhiodh mo chridhe tróm fodh leòn,
Fodh uallach, iomaguin, agus bròn ;
Lasadh tu lochran blàth na m' uchd,
A thogadh dhiom gach leòn 'us luchd,
'S chuireadh tu cagar sèimh na m' chluais—
" Bi saoithreach dìleas fad do chuairt,
'Us gheibh thu duais 'us fois."

Is lionmhor deòiridh breòite fann,
A chum do mhisneach suas an ceann ;
'N uair 'bhiodh an càirdean coimheach fuar,
'S an saoghal uile riuth 'an gruaim ;
Thigeadh tus' an sin mar léigh,
A dhòrtadh ola 'n an cuid chreuchd,
'G an treòrachadh a mach gu tlàth,
A ghabhail beachd air tìr is fheàrr,
Far nach tig plàigh g' an sgrios.

Is iomadh bantrach bhochd fodh dheòir,
'Us dilleachdanan lag gun treòir,
'G am faicinn fhéin gun neart gun dìon,
Mar chraoibh 'tha rùisgte ris gach sìon,

A bheir am beannachd ort gu bràth,
A chum an dòchas beò 's gach càs,
'G an cur gu stòr an Athar shuas,
Ri 'n iarratais nach druid a chluas,
'S 'bheir fuasgladh dhaibh 'n a iochd.

'S an saighdear treun le cridhe làn,
'Tha 'cath ri aghaidh cruais 'us bàis,
Cha tréig thu e 'n uair 'tha e 'n sàs,
A' strì ri buaidh 'thoirt air a nàmh ;
'S tu 'gealltainn dha gu 'm faigh e cliù,
'Us làmh na h-òigh' do 'n d' thug e 'rùn,
Tha sin 'g a chumail ann am fonn,
'S ag àrach spionnaidh ùir 'n a chóm
Mar shonn nach géill 's an drip.

'N uair 'thig an fhairge garg 'us tróm,
'Us gaoth nan speur a' reubadh thonn,
'S an seòladair air bhàrr nan stuadh,
Ag cath ri doininn ghairbh a' chuain,
Le buirich bhuirb gun iochd gun truas,
'Tha 'bagairt air a shlugadh suas,
Thig thus' an sin mar sholus iùil,
'G a neartachadh le dòchas ùr
A dhùisgeas sunnt fodh 'chrios.

'S na mìltean a tha ìosal, sgìth,
Le tinneas marbhteach air an claoidh,
A fhuair a mach le cràdh 'us deòir,
Gu 'n deach an duine 'bhreith gu bròn ;

Ach thus', a réulta chaoimh nam buadh,
Cha tréig thu iad an taobh so 'n uaigh,
'S ged tha na neòil cho dorcha dlùth,
Tha 'ghrian a' dealradh air an cùl
'S bidh sùil nan truaghan ris.

'S am measg gach trioblaid agus leòn,
A tha air clann nan daoin' an tòir,
Gach mealladh, saothair, agus plàigh
'Tha buailteach dhaibh bho 'm breith gu'm bàs ;
Mur a biodh tus' a ghnàth 'n an taic,
'G an seasamh ann an àm na h-airc,
Cha bhiodh 'n am beath' ach geamhradh fuar,
Gun neart, gun dòchas, làn de ghruaim,
Fodh uallach buan gun fhois.

Bi leam, ma ta, gu ceann mo réis,
Na fàg 's an fhàsach mi leam fhéin,
'Us ged 'tha 'n t-slighe garbh 's an àm,
Bidh dùil ri sòlas aig a ceann.
Na tig le mealltaireachd gun diù ;
Bi dìleas, dìreach anns gach cùis,
Na d' dhòchas fìor nach téid air chùl
'N uair 'thig mi 'n làthair Rìgh nan dùl,
A dheanamh cunntas ris.

## TIGH A' MHISGEIR.*

Air oidhche ghruamach gheamhraidh fhuair,
'S mi 'gabhail suas an t-sràid—
Clach-mheallain chruaidh, le gaoith a tuath
A' ruagail air an làr—
Bha deòiridh truagh, 's na deòir bho 'ghruadh,
'S a shnuadh cho tana bàn,
E 'ruith gu luath, 's ag gul gu cruaidh ;
A' suathadh bas a làmh.

Bha 'thrusgan donn gu tana, gann,
'N a stiallan lom air cnàmh ;
'S a' ghaoth a' séideadh troimh gach toll,
Mu chom, gun iochd, gun bhàigh.
Mo bhalachain mhaoth, thuirt mi gu caoin,
Ciod 'chuir an taobh s' thu 'n tràths,
'N uair 'tha gach dùile feadh nan crìoch
Fodh dhion 'n an àite-tàimh ?

Och ! thuirt e rium am briathran ciùin,
'S a shùilean fliuch fodh dheòir,
Tha m' athair shuas le luchd na cluich,
Air mhisg 'an tigh an òil ;
Mo mhàthair bhochd 's i ris a' bhàs,
'S am pàisde beag 'g a deòth'l,
'S tha eagal orm, mu 'n tig an là,
Nach bi mo mhàthair beò !

* A Translation will be found further on.

'N sin smaoinich mi dol leis air ais,
  'S gu 'm faicinn fàth a dheòir ;
Oir chomhairlich an duine glic,
  'Bhi tric an tigh a' bhròin ;
Cho beag 's g' an dean sinn air son sìth,
  Ma ni sinn e le deòin,
Cha bhi ar duais gu bràth gun diol
  Am fianuis Rìgh na glòir'.

'N uair 'ràinig sinn an dachaidh lom,
  Far nach robh fonn no ceòl,
Ach gearan agus osnaich throm,
  'Tigh'nn bho gach com gun treòir,
Bha 'bhean 'n a sìneadh air an làr,
  Air clàran fuar de bhòrd,
'S a h-ochd no naoidh de phàisdean maoth
  Ri 'taobh ag iarraidh lòin.

'S có 'mhàthair nach biodh ann an teinn
  Ag cluinntinn fuaim an gàir,
'S a' faicinn leanaban caomh a cuim
  An dìth gun bhiadh gun bhlàths !
'S am fear 'bu chòir 'bhi dhaibh 'n a dhion,
  'Cur rian orra le bàigh,
Tha 'ghuth 'cur crith orra le fiamh,
  'S a ghniomh 'g an cur gu bàs.

Ged ni gach ainmhidh borb air sliabh
  Do 'n gineal dion 'n a thràth ;
'Us eòin nan speur mu'n éirich grian,
  A' dioghlam bìdh do 'n àl,

Tha 'm misgear truagh, gun tuar gun chiall,
A' riarachadh a chàil,
Gun suim de 'ghineal no de 'shiol,
Bho rinn a mhiann dheth tràill.

Ach 's lionmhor iad air feadh ar tìr,
A chuir gu dìth an sliochd,
'S an àit' an togail suas le mùirn,
A spùinn iad le an-iochd ;
'Toirt dhiùbh an aodaich 'us an lòin,
'Bu chòir 'bhi dhaibh 'n a mheas ;
Mar sin 'g am fàgail lag gun stàth,
Air sgàth an sàth de 'n mhisg.

'S is lionmhor maighdeann bhainndidh, chiùin,
'Bha cliùiteach, glan, 'n a beus,
Chaidh 'àrach suas le gràdh 'us maoin,
Gu caoin le 'càirdean fhéin,
A ghabh le struidhear bochd gun diù,
'S le ùmbaidh borb gun chéill,
A rinn a beatha searbh 's gach cùis,
'S a dhùin a sùil 's an eug.

Air dhomh 'bhi 'meorach' greis fodh sprochd,
Air lochdan bochd an òil,
Thàinig an t-athair truagh le fuaim,
'S bu duaichnidh garg a ghlòir ;
E 'falbh 's a' tuiteam air gach taobh,
'N a shlaoid gun dreach gun treòir,
'S a' mionnachadh d'a phàisdean maoth,
Nach fhaodadh teachd 'n a chòir.

E 'mallachadh gu garg d' a mhnaoi,
'S a' maoidheadh air a ceann,
Ag iarraidh soluis agus bìdh —
An ìocshlaint nach robh ann—
Ach ged bha crìoch a turais dlùth,
'S a lùths air fàs cho fann,
Bha 'sùil a' dearcadh air le truas,
'S a beul ag gluasad mall.

'S i 'g earbsa gu 'm biodh Freasdal caomh
'Toirt caochlaidh air 'n a thràth,
Mu 'n tig am Breitheamh air le diùmb,
'S mu 'n dùin a shùil 's a' bhàs ;
Dh' fhàg i e fhéin 's a pàisdean ciùin
Air cùram Rìgh nan gràs,
'Us dhùin i 'sùil 's a' chadal bhuan,
Nach gluais gu latha 'bhràth.



## NA GAIDHEIL.

Có 'n sluagh 'tha 'n diugh 's an ceann fodh chìs,
'N an dùthaich fhéin nach fhaigh iad sìth.
Air son an d' rinn iad iomadh strith?
Na Gàidheil.

Có 'sheas ar rìoghachd 'us ar feachd,
'S nach d' thug an nàmh iad riamh fodh smachd,
'S ri àm an fheum 'bu treun an gleachd?
Na Gàidheil.

Có 'dhòirt am fuil air iomadh raon,
'S a thug a' bhuaidh a mach cho daor,
Air son gu 'm biodh an gineal saor?
Na Gàidheil.

Có 'thug ar srathan 'us ar glinn
Bho gharbhlach doirbh gu fearann mìn,
'S a dh' fhàg cho torach soirbh an tìr?
Na Gàidheil.

Có 'n sluagh le cridhe truasail, blàth,
Do 'n deòiridh bhochd a nochdadh bàigh,
'S ri coigrich fialaidh aig gach tràth?
Na Gàidheil.

Có 'chaidh 'fhuadach thar a' chuain,
Le uachdarain gun iochd, gun truas,
Mar thràillean dìblidh air an ruaig?
Na Gàidheil.

Có 'sgiùrsadh bho gach srath 'us gleann
A dh' àraich suas iad fhéin 's an clann,
'S an seilbh an diugh aig féidh nam beann?
Na Gàidheil.

Có 'n sluagh 'tha nis air feadh gach ceàrn',
A' faicinn mar a sgaoil an àl,
'S 'n an dùthaich fhéin nach fhaigh iad tàmh?
Na Gàidheil.

Có 'n sluagh 'tha 'n diugh cho treun 'n an gniomh,
Cho lionmhor pailt 's a bha iad riamh,
Cho cruadalach air muir 's air sliabh!
Na Gàidheil.

Có 'n sluagh 'tha nis a' dùsgadh suas,
A thoirt an còir a mach le buaidh,
Bheir do 'n luchd-fòirneirt aca 'n duais?
Na Gàidheil.

Có 'n sluagh 'bhios fhathast anns na glinn,
A' seinn nan òran ceòlmhor, binn,
An cànan Oisein agus Fhinn?
Na Gàidheil.

## ORAN NA SEANA-MHAIGHDINN.

AIR FONN—"*Duncan Gray cam' here tae woo.*"

MA gheibh mise fear gu bràth,
  Plàigh air nach tigeadh e!
Ged nach can mi sin ri càch,
  B' fheàrr leam gu 'n tigeadh e,
Na mo laidhe 'n so leam fhìn—
'S tha e coltach ris gu 'm bi;
Ma tha leannan dhomh 's an tìr,
  Sgrìob air nach tigeadh e!

Ged a bhiodh a sporan gann,
  Dhannsainn na 'n tigeadh e;
Ged a bhiodh a leth-shùil dall,
  M' annsachd na 'n tigeadh e;
Biodh e dubh, no biodh e donn,
Biodh e dìreach, biodh e cam,
Ma tha casan air 'us ceann,
  Dhannsainn na 'n tigeadh e.

'N uair a bha mi aotrom òg
  Phòsadh a fichead mi,
Chuir mi dhiom iad dhe mo dheòin,
  'S spòrs dhaibh a nise mi,
Théid iad seachad air mo shròin,
Le 'n cuid chruinneagan air dhòrn,

Chaill mi tur orra mo chòir,
'S leònaidh e nise mi.

Tha mo ghruag air fàs cho liath,
'S cianail a nise mi.
Mi 'g a dath an ceann gach mìos,
Pianaidh i nise mi,
Cha 'n 'eil fiacail na mo cheann
Ach a trì 'tha 'null 's a nall,
Dh' fhalbh mo chruthachd 'us mo ghreann,
Tha 'n t-àm gu 'n robh mise dheth.

'N uair a chi mi mnathan truagh,
'S suarach a' mhisneach e,
Pòsd' aig ùmaidhean gun stuaim,
Buaireas 'us misg aca,
B' fheàrr leam cadal na mo bhrat,
'S a bhi 'mireag ris a' chat
Na aig burraidh 'bhi fodh smachd,
Seachnadh a' chuid sin mi.

Có ach iadsan ann an gaol ?
'S aotrom a chluicheas iad,
'N uair a gheibh iad pàisdean maoth,
Faoineas gun tuigs' aca,
'Us an cridhe 'tha 'n an com,
Cho beag faireachadh ri 'm bonn,
Tha e 'n diugh 'g am fhàgail trom
'N tonn a thug sud orm.

Ach ma chuir iad rium an cùl,
  Smùr cha chuir sud orm,
Ach ma 's e 's gu 'n tig fear ùr,
  Sunnt cuiridh sud orm,
Biodh e luath, no biodh e mall,
B' fheaird' an tigh so e bhi ann,
Feithidh mi gu 'n tig an t-àm,
  'S dhannsainn na 'n tigeadh e!



## COILLE 'CHAOIL.

AIR FONN—"*Kelvin Grove.*"

BHA mi 'n raoir an Coille 'Chaoil
Le mo rìbhinn òig,
'Tional lusan bòidheach maoth,
Le mo rìbhinn òig,
Bha na h-eòin air bhàrr nan craobh
'S iad ri 'n ceilear air gach taobh,
'N uair a dh' innis mi mo ghaol
Do mo rìbhinn òig.

Fhuair mi gealladh daingeann teann
Bho mo rìbhinn òig,
Thug mo chridhe leum gu danns'
Ri mo rìbhinn òig ;
Thog na h-eòin air bhàrr nan crann
Caithream éibhneis le 'n cuid rann,
'S ghuidh iad sonas buan 's gach àm
Do mo rìbhinn òig ;

Tha dà shùil cho banail, ciùin,
Aig mo rìbhinn òig,
Tha dà ghruaidh mar ròs fodh 'n driùchd
Aig mo rìbhinn òig,
Ged bu rìgh mi air a' chrùn
Leis gach saibhreas agus mùirn,

Cha 'n 'eil té do 'n tugainn rùn
Ach mo rìbhinn òg.

Ged a gheibhinn na mo dhiùc
Gun mo rìbhinn òg.
Leis gach maise 'tha 'n a gnùis
Gun mo rìbhinn òg
Leis gach maise 'tha 'n a gnùis
Agus buaidh 'tha air a cliù,
Cha chuir mis' a chaoidh mo chùl
Ri mo rìbhinn òig.

Cha 'n 'eil fearann, 's cha 'n 'eil fonn
Aig mo rìbhinn òig,
Ach tha cridhe glan 'n a com
Aig mo rìbhinn òig;
Ged a bhiodh ar bothan lom,
'Us ar sporan gun 'bhi trom,
Bhithinn sona ris an tom
Le mo rìbhinn òig.

Cha 'n 'eil cron bho 'bonn gu 'ceann
Air mo rìbhinn òig,
Agus cuimir anns gach ball
Tha mo rìbhinn òg,
Tha i fìnealta 'n a greann
Mar an lilidh anns a' ghleann,
No mar shneachd air bhàrr nam beann
Tha mo rìbhinn òg.

Gur e mise 'thug an gaol
Do mo rìbhinn òig,
Bidh mi 'g aisling 'n uair nach saoil
Air mo rìbhinn òig,
Chì mi 'h-ìomhaigh air gach taobh,
Bho 'n lath' 'thachair sinn 's a' chaol,
Far an d' innis mi mo ghaol
Do mo rìbhinn òig.



## CUMHA AN T-SEANA GHAIDHEIL.*

THA sgiathan na h-oidhche
  'G an sgaoileadh a nall,
'S an ceò air a lùbadh
  Mu stùcan nam beann;
Tha deòir air mo shùil-se
  'S gun m'aigne ach fann,
Air m' fhàgail a'm aonar
  Ag caoineadh 's a' ghleann.

Tha eunlaith nan geugan
  Ag gleusadh an rann,
'S a' leumnaich le sòlas
  'S ri ceòl feadh nan crann;
Tha 'n àlach mu 'n cuairt daibh
  Gu h-uallach a' danns',
Ach àlach mo ghaoil-se,
  Gach aon diubh air chall!

Tha mo chiabhagan tana,
  'S tha claisean na m' ghruaidh,
Oir tha céile mo ghràidh-se
  'N a sìneadh 's an uaigh,
Agus triùir dhe mo phàisdean
  Bu bhlàthmhoire greann,

* A Translation will be found further on.

'N an sìneadh fodh leacan
  A' chlachain ud thall.

Ged tha eòin bheag' a' Chéitein
  A' tréigsinn nan tom,
'N uair a chòmhdaicheas reòdhtachd
  'Us dòruinn am fonn,
Bheir samhradh mu 'n cuairt iad
  Gu bruachaibh nan allt ;
Ach càirdean mo ghaoil-se
  Cha taobh iad an gleann.

Tha na fàrdaichean blàtha
  'Bha 'g àrach nan sonn,
'Bu shuilbhire gàire
  'S 'bu bhàigheala com ;
Far am b' fhàbharrach càirdeas
  Do 'n ànrachan lom,
'N an làraichean fàsail
  Air cnàmh gus am bonn.

Cha 'n fhaicear am buachaill'
  A' ruagail mu 'n chrò,
No banarach ghuanach
  Le 'buaraich 'n a dòrn ;
Bu bhinn leam a duanagan
  Uallach, gun ghò,
Le 'cuailein m' a guaillean,
  Mar dhualan de 'n òr.

Cha 'n 'eil clàrsach no siùnnsair
  'G ar dùsgadh le ceòl,
'S tha mac-talla 'n a shuain
  Ann an uaimhean nam fròg;
'S na laoich a bha lùthmhor
  Mu stùcan a' cheò,
Rinn fòirneart an sgiùrsadh
  Bho dhùthaich an òig'.

Ach sìth do na dh' fhalbh,
  Agus buaidh leis na seòid!
Tha m' fheasgar-s' air ciaradh
  'S mo ghrian fodh na neòil;
Cha 'n fhad' gus an crìonar
  Mo chiabhan fodh 'n fhòd,
Far an caisgear gach pian,
  'S an téid crìoch air gach bròn.



## AN TIR 'BU MHIANN LEINN.

AIR FONN—"*Auld Lang Syne.*"

CUIR oirnn a' chuach mu 'n cuairt le bàigh,
Air sgàth na tìr 'bu mhiann leinn :
Air tìr nam beanntan corrach àrd,
Air tir nan armunn fialaidh.

Gur lìonmhor laoch a dh' fhàg a tràigh
Nach till gu bràth gu 'crìochan,
A dh' òl a chuach le cridhe làn,
Air sgàth na tìr 'bu mhiann leinn.

'S gur lionmhor fàrdach chàirdeil bhlàth
'Tha 'n diugh ri làr air crionadh,
Aig eòin nan speur, 's aig féidh nan àrd
Le 'n àl 's an tìr 'bu mhiann leinn.

Ged chaidh ar sgaoileadh feadh gach ceàrn',
Cha leig sinn bàs no dì-chuimhn',
Air glinn ar gràidh, 's na càirdean blàth'
'Tha 'tàmh 's an tìr 'bu mhiann leinn.

Cho fad' 's a bhuaileas tonn air tràigh,
'S a dheàrrsas grian 's an iarmailt,
Bidh cliù gu bràth air siol nan sàr
A dh' fhàg an tìr 'bu mhiann leinn.

N uair 'thigeadh àm a' chruais 's a' chàis,
Ri uchd nam blàr cha strìochd iad ;
An cùl cha d' thug iad riamh ri nàmh,
No tàir do 'n tìr 'bu mhiann leinn.

Lion a' chuach dhuinn suas gu 'bàrr,
'S gu 'n tràigh sinn i gu h-iochdar,
Air tìr nam beanntan corrach àrd,
'S air tìr nam àrmunn fialaidh.



## MO GHAOL AN RIBHINN.

AIR FONN—"*Mo rùn geal, dìleas.*"

Mo ghaol an rìbhinn 'tha tric air m' inntinn,
   A chaoidh cha till i 'thoirt dhomh a sgeòil,
Cha till thu 'Mhàiri, 's cha chluinn thu 'ghràidh mi,
   Mo chreach gu bràth, thu 'bhi 'cnàmh fodh 'n fhòd!

An raoir a bhruadair mi air a' ghruagaich
   A rinn mo bhuaireadh 'n uair 'bha mi òg,
Sinn a bhi 'cluaineis, gun dragh gun uallach
   Air feadh nam bruachag a' buain nan ròs.

'N uair 'dh' fhalbh an dùsal, 's a rinn mi dùsgadh,
   Gu 'n d' shil mo shùilean gu bras na deòir:
An té 'bha dùil a'm 'bhi laidhe dlùth rium,
   'S e fàth mo thùrsa nach 'eil i beò!

'S e 'gaol a chnàmh mi, 's a mhill mo shlàinte,
   Tha 'cruth a b' àille dhomh 'n diugh 'n a leòn,
Tha 'briathran blàth', agus fiamh a gàire,
   Mar shaighdean cràiteach an sàs na m' fheòil.

Gur tric a bha sinn ri mire 's mànran,
   An gleannan blàthmhor na coille chnò;
Bhiodh eòin an fhàsaich le 'n ceòl 'g ar tàladh,
   'S an crodh a' bàraich mu 'n cuairt do'n chrò.

Ach dh' fhalbh an là sin, 'us shearg na blàthan,
'S tha mis' air m' fhàgail an so ri bròn,
'S bho chaochail Màiri tha eòin an fhàsaich,
Air sgur dhe 'n àbhachd 's a' choille chnò.

Ach 's iomadh gòraich' 'bhios aig an òige,
'Us iomadh dòchas air nach tig blàth,
'Us iomadh sòlas a dhùisgeas bròn dhaibh,
Mar 'thachair dhòmhsa air dòigh no dhà.



## AM FEAR A CHAILL A LEANNAN.*

Air fonn—"*An té channach ruadh.*"

Gu ma slàn do'n chaileig
'Bh' anns a' bhail' ud shuas,
Thug i dhòmhsa gealladh
Ged nach robh e buan ;
'N uair a dh' fhàg mi 'sealladh
Chuir i car 'n a cluais,
'S ghabh i mach am bealach
Leis a' ghille ruadh.

Fhuair mi taigh 'us fearann
Agus beagan guail,
'S rud a dheanadh banais,
'S thug mi fios do 'n t-sluagh ;
Chruinnich iad gu geanail,
'S dhealaich iad le gruaim,
'S mhallaich iad le caithream
Ainm a' ghille ruaidh.

Their a nis gach bean rium,
Agus sin le uaill,
"C' àite 'bheil do leannan,
'Amadain gun bhuaidh ?

* A Translation will be found further on.

Na 'm biodh tusa smiorail,
   Fearail mar bu dual,
Chumadh tu do chaileag
   Dh' aindeoin gille ruaidh."

Ma bhios mise maireann
   Gus an tig Di-luain,
Siùbhlaidh mi gach baile
   'S leanaidh mi an ruaig ;
Gus am faigh mi deannal
   Dhe mo chaman cruaidh,
'Fhiachainn air an drannaig
   Aig a' ghille ruadh.

Bha mi 'n raoir na m' chaithris,
   'S aithreach leam mo dhuais,
'G amharc air gach bealach
   'S mu gach bad 'us bruaich ;
'S bhòidich mi fodh m' anail
   Ged 'rachadh mo luadh,
Gu 'n tugainn ruith-phrannaidh
   Air a' ghille ruadh.

Shaoil leam, mar bu mhath leam,
   'N uair a ghabh mi cuairt,
Gu 'm faca mi 'm balach
   'Falach aig a' chruaich ;
Thug mi leum le cabhaig
   Gus a bhi 'n a ghruaig,
Ach 's e bhuail mi bannas
   Gearran Choinnich ruaidh.

Ma gheibh mis' an garach
  Air an taobh so 'n uaigh,
Ni mi 'cheann a sgaradh,
  Ged a b'ann le tuaigh—
Mis' ag cur nan car dhiom
  Ann an leabaidh fhuair,
'S ise 'rinn mo mhealladh
  Aig a' ghille ruadh.



## FAR AN ROBH MI 'N RAOIR.*

AIR FONN—"*Comin' thro' the rye.*"

CHA 'n 'eil fios aig duin' air thalamh
Far an robh mi 'n raoir,
Cha robh leam ach Màiri Ailein
Far an robh mi 'n raoir;
Fhuair mi gealladh bho mo chaileig
Beul nach canadh foill—
Ann an gleannan caoin a' bharraich
Far an robh mi 'n raoir.

Bha na h-eòin a' seinn le caithream
Far an robh mi 'n raoir,
Iad a' danns' air bhàrr nam meangan
Far an robh mi 'n raoir.
Fàile cùbhraidh driùchd 'us meala
Dheth gach bad 's a' choill,
Cha robh smùid no stùr a' bhaile
Far an robh mi 'n raoir.

Cha robh feum air gréin no gealaich
Far an robh mi 'n raoir,
Bàrr nan craobh a' sgaoileadh tharainn
Far an robh mi 'n raoir;

* A Translation will be found further on.

Le mo ghaol a 's caoile mala
Dh' fhan mi seal de 'n oidhch'
'Measg nan neòinean bòidheach, geala
Far an robh mi 'n raoir.

Cha robh smaoin air maoin no fearann
Far an robh mi 'n raoir,
Cha robh stòr no òr air m' aire
Far an robh mi 'n raoir ;
'S cha robh lùchairt riamh air thalamh
Ann an dreach 's an loinn,
Air am fàgainn sgàil a' bharraich
Far an robh mi 'n raoir.

Bidh mi 'cuimhneachadh ri m' mhaireann
Far an robh mi 'n raoir,
'S air an òigh bho 'n d' fhuair mi gealladh
Far an robh mi 'n raoir,
Gus an càirear mi 's an anart
Cha tig smal no foill
Air mo gràdh do Mhàiri Ailein
'S far an robh mi 'n raoir.



## DOL FODHA NA GREINE.

Tha thus', a ghrian a 's àillidh snuadh,
Ag cromadh sios air chùl nan stuadh ;
Do ghathan blàth' air bhàrr nam beann,
Mar òr a' deàrrsadh air an ceann ;
'S an déigh do chuairt bho 'n ear gu 'n iar,
Am measg gach doininn, gaoith, 'us sion,
Tha thu gun smalan air do ghnùis,
'Dol gu do thàmh gu sàmhach ciùin.

B' e m' iarrtas 'us mo ghuidhe fhéin,
An uair 'thig crìoch 'us ceann mo réis—
'Dol troimh gach buaireadh, cath, 'us leòn
'Tha buailteach dhuinn an so 's an fheòil
Gu 'm faodainn amharc na mo dhéigh,
'Us buaidh 'thoirt orra sin gu léir,
Mar thus' an nochd an déigh do chuairt,
Le glòir a' lasadh na do ghruaidh.

Faodaidh na gaothan 's neòil nan speur
'Bhi 'cur nan cath, 's 'g an iomairt fhéin,
'Dol uair gu deas, 'us uair gu tuath —
Cha gabh iad fois, ach air an ruaig—
Ach thusa, seasmhach, buan gu bràth,
Na d' mhòrachd thréin cha téid as d' àit',
Mar lòchran dealrach os ar cinn,
Gun chaochladh ort bho linn gu linn !

'S tu 'chuireas beatha, neart, 'us treòir,
'Bheir fàs 'us cinneas air gach pòr,
Do 'n daraig àird, 's do 'n bhileig fhaoin,
Cha dean thu dearmad air a h-aon,
Do chàirdeas saibhir, farsuinn, fial,
Cho ùr an diugh 's a bha e riamh,
Thu 'dòrtadh d' fheartan oirnn gu saor,
'S cha toir sin traoghadh air do mhaoin.

'Us mar an tì 'thug dhut do ghlòir,
Cha seas an dorchadas na d' chòir,
Cho luath 's a thogas tu do cheann,
Théid fuadach air mar cheò nam beann.
'Us riamh bho 'n fhuair thu 'n reachd bho 'n Rìgh,
Cha deach thu leud na ròineig clì,
A' ruith do réis gu stòlda réidh,
S a' riaghladh cùrs' a' chruinne-ché.

Gu 'n robh gach sòlas dhut, a ghrian ;
Tha feum ort far am bheil thu 'triall,
Bidh sinne dorcha 'n so gun ghean
Gu 'n dùisg thu 'm màireach anns an ear.
Ach laidh thu sios air cùl a' chuain,
'S dh' fhàg thu na speuran trom fodh ghruaim,
Tha neòil na h-oidhch' a' tarruing teann,
'S bidh mis' a' teàrnadh sios do 'n ghleann.

## BAS LEANABH NA BANTRAICH.

Tha 'nochd do ghruaidh gu tana bàn,
Cha chluinn do chluas 's cha ghluais do lamh,
Do choluinn mhaoth a nis aig tàmh,
Mo leanaban gaoil!

Do shùil gun ghruaim fodh shuain a' bhàis,
'S a' chadal bhuan nach gluais gu bràth,
'S e sin a ni mo shnuadh-sa 'chnàmh,
Mo leanaban gaoil!

Tha d' eachdraidh ghoirid aig a ceann,
'Us b' fheàrr dhomh fhéin nach robh i ann,
Cha bhiodh mo leòn 's mo bhròn cho teann,
Mo leanaban gaoil!

Do chathair bheag an sud 's a' chùil,
'S an tric a shuidh thu ri mo ghlùin,
A' seinn do laoidhean milis, ciùin,
Mo leanaban gaoil!

Ach tha thu 'nochd a' seinn do dhàin,
'Am fianais cathair Rìgh nan gràs,
A rinn do sgaradh uam cho tràth,
Mo leanaban gaoil!

Cha d' fhuair mi dhiot ach iasad geàrr—
Ni sin mo chupan searbh an tràths',
Ag cuimhneachadh do chruth 's do bhlàth,
Mo leanaban gaoil!

O 'Bhàis! bu tu am maor gun truas,
Cha taisich deòir no bròn do chruas,
'N uair 'thug thu m' ullaidh-shaoghail uam
Mo leanaban gaoil!

Cha robh na m' ghàradh ach aon ròs,
A bha mi 'dion 's a' cumail beò—
Spìon thusa leat e gun mo dheòin—
Mo leanaban gaoil!

Ach ged a spìon, cha toir thu buaidh,
Cha 'n fhàgar fad' e 'cnàmh 's an uaigh,
Tha feum aig Rìgh nan dùl air shuas—
Mo leanaban gaoil!

Gu 'shuidheachadh 'n a fhìon-lios fhéin,
Far nach tig thus' a dheanamh beud,
'N a uan gun ghaoid am measg an treud
Mo leanaban gaoil!

'Us dh' fhàg thu mise 'n gleann nan deòir,
Ach tha mo mhiann 's mo dhòchas beò,
Gu 'm faic mi d' aghaidh chiùin an glòir,
Mo leanaban gaoil!

Far nach bi bochdainn, deòir no plàigh,
Far nach tig dealachadh gu bràth,
Ach sonas buan a' chuain nach tràigh,
Mo leanaban gaoil !



## A' BHEAN AGAM FHIN.

AIR FONN—"*Cogadh no sìth.*"

A FHLEASGAICH 'tha 'tathaich
Air srathan 'us glinn,
A' mealladh nan caileag,
'S a' farraid am prìs,
Ma dh' fhanas tu tamull,
Ged tha mi car sgìth,
Gu'n toir mi dhut ealain
Mu 'n bhean agam fhìn.

An oidhche 'bha 'bhanais
An taigh Choinnich dhuinn,
A chunnaic mi 'chaileag
'Bha ceanalta grinn,
A dhannsadh cho loinneil
'S a sheinneadh cho binn,
'S bha mise mu 'coinneamh
A' togail an fhuinn.

Bha 'gruaidh mar na ròsan
Cho bòidheach 's cho mìn,
'S a cuailean cho clannach
'N a charan mu 'n chìr,

'S bha mise fodh m' anail
  A' cantainn rium fhìn,
'S e aingeal air thalamh
  'Tha 'n Anna N'ic Cuinn.

'N uair 'fhuair mi a mach i
  Ri fasgadh an tuim,
Bha solus na gealaich
  Cho glan os ar cinn,
Gu'n tug mi dhi gealladh
  Mur 'rachainn do'n chill,
Gu 'm biodh i fodh Challuinn
  'N a bean agam fhìn.

'Us chum mi mo ghealladh
  Ri Anna N'ic Cuinn.
Mu 'n d' thàinig a' Challuinn
  Bha ise 'n a mnaoi—
'S cha 'n 'eil i cho maiseach
  No idir cho binn,
'S a bha i mu m' choinneamh
  An taigh Choinnich dhuinn!

'N àm éirigh 's a' mhaduinn
  Tha Anna cho tinn,
Cha ghluais i á leabaidh
  Gu 'm faigh i 'cuid *tì*,
'N sin suidhidh i tacan
  A' tachas a cinn,

'S ma chanas mi facal
  Tha 'm bat' air mo dhruim.

Bho mhaduinn gu feasgar
  Cha deasaich i nì,
Bho dhorus gu dorus
  Ri conas 'us strì—
Ma tha i 'n a h-aingeal
  'S ann air an taobh chlì,
'S tha fios aig a' bhaile
  Nach math leatha sìth.

Ma labhras mi duineil
  'G a cumail fodh chìs,
Cha 'n 'eil annam ach "burraidh,
  'Us duine gun bhrìgh"—
Mu choinneamh gach facail
  Tha aice-se trì;
Cha 'n 'eil fàilinn 's an teang'
  Aig a' bhean agam fhìn.

An dé bha i 'carraid
  Ri bean Iain 'ic Aoidh,
'S thug Anna dheth 'mullach
  An currachd le sgrìob—
Tha plàigh na mo thalla—
  Ach cha 'n abair mi bìd,
'S cha chòir dhomh 'bhi 'gearan
  Mu 'n bhean agam fhìn.

Ach bheirinn mar earail
  Air balaich na tìr',
Ma bhios iad aig banais
  'Us drama 'n an cinn :
Na tugadh iad gealladh
  Do chaileig a chaoidh,
Gun fhios no gun aithne
  Có as, no có i.



## TURUS DHOMHNUILL DO GHLASCHU.

Bho n' bha mòran dhe m' chàirdean
'Gabhail tàmh anns a' bhaile,
'N uair 'bha crìoch air an àiteach,
'S a bha 'm bàrr anns an talamh,
Thug mi *guinea* no dhà leam
'Bh' aig mo mhàthair am falach;
Ghabh mi bàta na smùide
'Mach gu dùthaich nan Gallach—
'S cha b' ann gu m' rath.

'N uair a ràinig sinn Glaschu—
B' e sin baile na h-ùpraid,
Tha de dhaoine 's de dh' eich ann,
Tha de bhreislich 's de smùid ann—
Thug mi sùil air mo tharsuinn,
'S fhuair mi sgaile anns an tionndadh,
A chuir teas na mo phòraibh,
'S bàrr mo shròin' air a lùbadh
Aig garrach glas!

Ach air oidhche Di-haoine—
Mar bha 'n fhaoineis an dàn dhomh—
Thachair clann Iain-'Ic-Eachuinn
Agus mac Aonghais bhàin rium;

'Us mu 'n deachaidh ar sgaradh
  Rinn sinn searrag a thràghadh,
'G innseadh sheanachasan spòrsail,
  Agus òran math Gàidhlig
    Aig fear ma seach.

Sios an t-sràid a' dol dachaidh,
  Bha mi 'faireachadh neònach,
'S mi mar bhò air a h-aineol,
  Ann am baile nach b' eòl dhomh—
Ach a null chum na h-uinneig,
  Thàinig cruinneag na m' chòmhdhail,
'S thuirt i 'm Beurla chiùin shuairce,
  "'S fhad 'o 'n uair sin, a Dhòmhnuill,
    Nach dean thu stad?"

Thug mi sùil oirr' gu duineil
  Sios bho 'mullach gu 'brògan;
'S bheirinn m' fhacal dhuibh uile
  Nach robh uireasbhuidh neòil oirr';
Bha 'sùil ghorm mar an dearcag,
  Fodh 'mìn mhala chaoin, chòmhnaird,
'Us bha 'bilean 's a gruaidhean
  Cho glan snuadh ris na ròsan
    Air bhàrr nan slat.

Thuirt i rium gu 'm b' e 'chòir dhuinn
  Dol do sheòmar nan uinneag,
Gu 'n robh cluich agus ceòl ann,
  Gu 'n robh òl ann 'us iomairt,

Gu 'n robh maighdeannan òg' ann
  Dheth gach seòrs' agus cinneadh,
Agus taghadh nan òigfhear—
  "'S bidh tu 'Dhòmhnuill air mhire
      Mu 'n tig thu ás."

'N uair a ràinig mi 'n cala,
  Cha b' e talla nan uaislean;
Bha aon chóig no sea 'bhalaich
  Agus caile thiugh ruadh ann;
Iad ri mionnan 's ri bòilich,
  Agus còmhradh gun tuaiream—
Bheirinn fàsgadh air sgòrnan
  Na té neònaich 'thug suas mi,
      Na 'm biodh i 'mach.

Dh' iarr mi stòp no dhà drama,
  'Dh' fheuch am fanadh iad sàmhach,
Bho n' bha toil agam m' anam
  Fhaotainn glan ás an làmhan;
Thug mi làmh air mo sporan,
  Gus an dolaidh a phàidheadh—
'S am fear ud, sporan no airgiod
  Nach do dh' fhalbh leis na meàirlich
      A rinn mo shlad!

Thug mi leum na mo sheasamh,
  Agus breab air an ùrlar:
'S thuirt mi riutha gun cheasad
  Gur e peasan dhiubh 'spùinn mi;

Iad a chàradh na m' dhòrn-sa
  Na bha 'm phòca de chùinneadh,
No gu 'm prannainn fodh m' mheòirean
  Eadar fheòil agus rùsg iad
    Le fear ma seach.

Dh' éirich leóbaire lachdunn,
  Agus ghlac e mo sgòrnan;
Thuirt e rium mi 'dhol dachaidh,
  No gu 'n tachdadh e beò mi—
Cha do dh' éisd mi 'n t-ath fhacal,
  Thug mi racaid mu 'n t-sròin da,
Thuit e 'null mu na poitean
  A bha 'n oisinn an t-seòmair,
    'Us rinn e glag.

Chaidh an talla gu tuasaid,
  'Us gu gruagan a tharruing;
Cha robh claigionn gun spuic air,
  'S cha robh gruaidh gun a prannadh;
Mis' a' slachdadh mu 'n cuairt domh
  Le mo chuaile math daraich,
'G an cruaidh iomain 's na cùiltean,
  'Us an driùchd air am malaidh,
    'S cha robh i glan.

Ann am meadhon na h-ùprait,
  Thàinig diùlnach no dhà oirnn,
Iad 'n an ruith gu ar n-ionnsuidh
  Le 'n cuid chrùisgean a deàrrsadh ;

Thug iad stràchd dhomh de bhata
  Urad slachdain buntàta ;
'S 'n uair a thàinig mo thùr dhomh,
  Bha mo dhùirn aig na gàrlaich
    Gu teann fodh ghlais.

Chuir mi 'n oidhche sin tharam
  Ann an talla nam meàirleach ;
'S thug iad suas mi 's a' mhaduinn,
  Chum 's gu 'm faicinn am Bàillidh ;
'N uair a chual' e mo cheannairc
  Cha b' ann geanail a bha e—
" Bheir sinn mìos dhut de 'n phrìson,
  No thig trì puinnd de chàin uat,
    Mo ghille math."

'N uair a theann iad ri falbh leam
  Aig an t-Sealbh tha fios c' àite—
Thàinig Murchadh mac Fhearghuis,
  Agus Tarmod mo bhràthair ;
'N uair 'phàidh iadsan an t-airgiod,
  Chaidh mo theanachdsa bho 'n ghràisg ud—
Chuir mi tein' as an ùrlar,
  Agus smùid bho mo shàilean
    A' tàrsainn ás.

Chuirinn impidh gun sòradh,
  Air gach Dòmhnull 's a' bhaile,
Gun e 'lùbadh le gòraig
  A bhiodh bòidheach 'n a shealladh ;

Ged is milis an còmhradh,
Tha ciad fòtus fodh 'n earradh,
'S math 'tha fios aig mo phòca
'S far 'n do sgròb iad mo mhala
Gu 'm bheil sin ceart.



## MO GHRADH DO M' DHUTHAICH FHIN

Air fonn—"*Jock o' Hazeldean.*"

Gur tric mi 'cuimhneachadh na m' thàmh
Air linn an àidh nach till,
'N uair 'bha mo chupan sòlais làn,
'S mo bhothan blàth gun dìth ;
Ach chaidh mo chur a nall thar sàil
Mar thràill a bhiodh fodh bhinn,
Ach cha toir sin air falbh gu bràth
Mo ghràdh do m' dhùthaich fhìn.

An caill mi cuimhn' air comunn blàth
Na h-òigridh chàirdeil ghrinn,
'Bhiodh leam ag cluich' air feadh nam blàr,
'S a' mànran mu na tuim ?
Ach chaidh ar sgaoileadh feadh gach ceàrn,
'S cha dean e stàth 'bhi 'caoidh,
Ged 'dhùisgeas e le barrachd bàigh
Mo ghràdh do m' dhùthaich fhìn.

An dùthaich bheanntach, chorrach, àrd,
Nan coilltean blàthmhor binn;
Bidh eòin nan geug a' seinn do 'n àl,
Fodh sgàil a duillich mhìn,
Bidh fuaim nan allt a' ruith gu tràigh,
'S ag gàirich troimh na glinn,

'S am bradan meanmnach 'thig bho 'n t-sàil
 A' deàrrsadh fodh na tuinn.

Ged gheibhinn saibhreas mar a b' àill,
 'Us àilgheas de gach nì,
Cha dean e sochair dhomh no stàth
 Mur faigh mi tàmh no sìth,
Ann am measg sluaigh 'tha borb gun bhàigh,
 Cha 'n fhàiltich iad-san mi—
Cha b' ionann 's càirdean blàth mo ghràidh
 'Tha tàmh na m' dhùthaich fhìn.

Bhiodh guth nan òighean bòidheach tlàth
 Ga m' thàladh le 'n cuid fhuinn,
A' dol a mach 's a' mhaduinn Mhàigh
 Gu àiridh a' chruidh-laoigh,
Bhiodh fead a' bhuachaille ri 'n sàil
 Ag cur an àil dhaibh cruinn,
'S na caoirich air na fìrich àrd
 A' bàirich os an cinn.

Ach dh' fhalbh na h-òighean bòidheach tlàth,
 'Us dh' fhalbh na dàin 's na fuinn,
Tha 'n àitean-còmhnuidh falamh, fàs,
 Air cnàmh 'n a làraich luim,
'Us dh' fhalbh na laoich 'bha treun 's na blàir,
 'S a dhearbh an làmh 's an strìth ;
Ach cha toir sin air falbh gu bràth
 Mo ghràdh do m' dhùthaich fhìn.

## AN GILLE CAM CRUBACH.

AIR FONN—"*Dean fead agus théid mi.*"

THA mise gun sunnt 's mi 'n diugh air mo chràdh,
Chaill mi mo shùil a muigh anns a' bhlàr,
Le mi 'bhi crùbach bha mi car ceàrr,
'Us cuiridh mo shùil mi tuilleadh bho stàth.

Thug mi mo rùn do chruinneig no dhà,
'S bhithinn ri sùgradh mar a bhiodh càch,
Ach chuir iad an cùl rium buileach an tràths',
A' camadh an sùl 'n uair 'thig mi 'n an dàil.

Thuirt Màiri nigh'n Uisdein ás a' bhail' àrd,
"Có 'chuireadh ùigh ann—duine gun àdh?
Bidh e 'n a chrùban 's car ann gu làr,
Ag gearradh nan sùrdag mar gu 'm biodh geàrr."

"Esan! am burraidh!" ars' Anna N'ic Phàil,
"S ann 'b' airidh a thumadh gu math anns an
t-sàil,
Tha e gun chumadh bho 'mhullach gu 'shàil,
Mar gu 'm biodh tunnag a' tarruing a spàg."

Thàinig an cuiridh sin, bean Aonghais bhàin,
Sheas i gu duineil mi, 's ghabh i mo phàirt;
Las i le fraochan, 's throid i gun sgàth,
'Us chuir i na baothan uile 'n an tàmh.

"Thusa, 'N'ic Uisdein," thuirt i gu blàth,
"Agus an iùrach, Anna N'ic Phàil,
Ged a tha glùin 'us cas air a dh' àrc',
Bu shuarach an cunnradh té agaibh dha.

Ged 'tha e air leth-shùil, cha 'n 'eil e cho ceàrr,
Chi e le h-aon cho math ris na dhà;
Cha chuir a chas chrùbach dragh air gu bràth,
'S gu 'n toireadh e smùid air fear a tha slàn.

Cha téid e le 'chù a shiubhal nan àrd,
Ach dheanadh e 'chùis 'n a bhodach buntàt';
'S iomadh té 'chunntainn anns am bheil stràic,
A bheireadh a gùn gu 'n sireadh e 'làmh."

Nach mis' 'th' air mo chiùradh eadar gach plàigh
Na mo chuis-bhùrt aig mnathan an àit'!
Ach aig a' bhliadhn' ùir, mur 'tachair am bàs,
Gu 'm faigh mi mo rùn a dh' aindeoin an càil.



## CUMHA LEANNAIN.

AIR FONN—"*Tha mise fodh mhulad.*"

CHA sùgradh no sòlas
'Tha 'g ùrachadh m' òrain,
Cha 'n ionndrainn air stòras
Cho mór 'bhi dheth m' dhìth ;
Ach m' inntinn 'bhi brònach
Mu 'n rìbhinn a leòn mi
'Bhi sìnnte gun deò fodh
Na fòidean 's a' chìll !

Tha 'ghnùis a bha blàthmhor,
'S an t-sùil a bha bàigheil,
'S am bial 's an robh 'm mànran
A thàlaidh mo chrìdh',
Gu fuar fodh na clàran,
'S a cluasan gun chlàistinn,
Cha chluinn iad mo dhàn-sa
Ge cràiteach mo chaoidh !

Mar éirigh na gréine
'S an òg mhaduinn Chéitein,
'Tha 'dùsgadh le éibhneas,
'Chur gleus air gach ni,

Bha buadhan mo ghràidh-sa,
Gun uabhar gun àrdan,
Mar ròs anns an fhàsach
    A' deàrrsadh gun lìth.

Bha boillsgeadh a h-àilleachd
Mar choinnlear gun smàl air,
Ach mhùchadh ro thràth e
    Mar sgàile nach till!
Mar fhionan gun fhàilling
A spionadh bho 'n ghàradh,
'Thug crionadh 'us bàs air
    Mu 'n d' thàinig a bhrìgh.

Thig blàth air na pòran
A bhàsaich le reòdhtachd,
'S gach sóbhrach 'us neòinean
    'Bha 'còmhdach na tìr;
Thig samhradh g' an òradh
Le fiamhachd na h-òige,
Ach cha 'n fhaic mis' an ròs
    'Bheireadh sòlas dhomh fhìn!

Tha nise mo shamhradh
Air tionndadh gu geamhradh;
Tha gruaim air a' ghleann 's an
    Robh m' annsachd cho binn!
Gu 'n crionar fodh 'n fhòd mi,
Bidh briathran a còmhraidh
'S a h-ìomhaigh 'bu bhòidhche
    Cho beò na mo chuimhn'.

## GAIDHEIL AN TAOIBH-TUATH.

Air Fonn—"*Gur tu mo rùn na 'm faighinn thu.*"

Rinneadh an t-òran so do na Gàidheil a thàinig do Dhun-Eideann gu cruinneachadh mór nan Saighdearan Saor-dheòin Albannach air a' chiad mhìos de 'n Fhoghar, 1881.

Lion a mach gu 'bàrr a' chuach,
'S cuir an t-slàinte so mu 'n cuairt:
Slàinte Gàidheil an Taoibh-tuath,
'Chaidh seachad suas an latha so.

'N uair a chruinn'cheadh air an raon
Sliochd na h-Albainn bho gach taobh,
Dhearbh na suinn bho Thìr an fhraoich
An gniomh mar laoich an latha so.

Bho ar Bàn-rìgh air a' chrùn,
Bha gach Iarla, 's bha gach Diùc,
Bha gach beul, 'us bha gach sùil,
Ag cur ri 'n cliù an latha so.

Air an còmhdach mar bu dual:
Osan geàrr 'us féileadh cuaich,
Pìoban-mór 'bu ghàireach fuaim,
'G am mosgladh suas an latha so.

Shil an t-uisge mar an t-allt,
'S chuir e crith air Clann nan Gall,
Dh' fhàg e cuid aca car fann,
'S bu bhochd an greann an latha so.

Ach 'n uair 'thainig Clann mo rùin,
Riamh nach d' thug ri nàmh an cùl,
Chìthteadh fearalas 'n an gnùis,
A dhùisg mo shùnnt an latha so.

Cha b' e fras a dh' uisge fuar
'Bheireadh gaiseadh air an gruaidh—
'S iomadh cath 'us cogadh cruaidh
'S an d' thug iad buaidh roimh 'n latha so.

Sliochd nan leóghann fearail fial—
'S iomadh linn a dhearbh an ghniomh,
'S tric a rinn an lann 's an sgiath
Ar tìr a dhion roimh 'n latha so.

Gu ma buan iad fhéin 's an clann
'Gabhail seilbh air Tìr nam beann—
'S bochd an àireamh 'bhi cho gann,
Ged 's math na th' ann an latha so.



## MADUINN SHAMHRAIDH.

AIR FONN—"*Màiri bhàn òg*".

THA doinionn nan speur air séideadh thairis,
Tha nèamh 'us talamh 'n an glòir,
Tha gathan na gréin' ag éirigh thall-ud
'Cur sgèimh air beannaibh a' cheò;
Tha eunlaith na coill' a' seinn le caithream
Air roinn nam meanganan òg,
'Toirt molaidh do 'n Tì 'thug dhuinn gach beannachd,
'S a dhion troimh 'n ghaillinn iad beò.

Gach doir' agus bruaich le 'n tuar cho fallain,
'S an gruag air lasadh mar òr,
Fodh shileadh an driùchd tha smùid na meala
Cho cùbhr' bho anail nan ròs;
Tha 'chuthag a' leum feadh gheug a' bharraich,
'S an spréidh cho mear aig a' chrò,
'S na cruinneagan suairce, guanach, banail,
Le 'n cuachan bainne 'n an dòrn.

Gach sruthan 'us allt 'n an deann a' tarruing
Gu ceann na mara le gàir,
Ged 'bha iad 's a' gheamhradh fann gun anam,
Ri àm na gaillinn an sàs,

Tha nise na neòinein bhòidheach gheala
Mu 'n còsan tairis a' fàs,
'S an seillean a' stòradh lòin gu 'thalla,
'S e 'g òl na meala dheth 'm bàrr.

Nach maiseach na glinn 's gach ni gun ainnis
Ag cinntinn thairis mu 'n bhlàr?
Fodh dhubhar nan crann tha 'chlann ag aithris
Air rann nan eal' air an t-snàmh;
Gach coir' agus sliabh cho sgiamhach sealladh,
'S a' ghrian 'g am faire le bàigh,
'S gach lus a bha 'crionadh shios fodh 'n talamh
Le 'n ciabhan glan ris a' bhlàths.

Tha fois agus sìth aig tuinn na mara,
Cho mìn a' teannadh gu tràigh,
Cha 'n fhaicear, an cìrean millteach greannach,
'N an still mu 'n charraig le càir;
Na creagan cho uaibhreach shuas mar challaid
'S cha ghluais am balla gu bràth;
Bidh meallan de cheò 'cur sgleò mu 'm bearradh,
'S na h-eòin am falach fodh 'n sgàil.

Tha aoidh agus sunnt air gnùis na cruinne,
Cho ùr fodh dhuilleach 's fodh bhlàth,
Gun airc no gun éis air spréidh no duine,
'S gach réidhlean uile cho làn;
Tha uiseag nan lòn gun bhròn gun mhulad,
Le 'h-òran suillein gu h-àrd;
'S theid mise do'n choill le loinn nan cruinneag
A sheinn air luinneig le càch.

## THOIR MO SHOIRIDH THAR AN T-SAILE.

AIR FONN "*Ged 'tha mi gun chrodh gun aighean.*"

THOIR mo shoiridh thar an t-sàile,
'Null gu tìr nam beanntan àrda,
Far an d' fhuair mi greis de m' àrach
  Air an àiridh anns na glinn.

Far am biodh an ceòl 's am mànran
Aig an òigridh chridheil chàirdeil,
Far am biodh na h-òrain Ghàidhlig
  'N uair 'rachadh na h-àrmuinn cruinn.

Far am biodh na h-òighean guanach
'S fhad a chluinnte fuaim an duanaig,
'Dol le 'n cuman 'us le 'm buaraich
  'Mach gu buailidh a' chruidh laoigh.

Far am biodh na mnathan bàigheil,
'Bheireadh biadh 'us deoch do 'n ànrach,
Agus bodaich chòire làidir
  Nach robh fàillinneach no tinn.

Far am bheil na stùcan ceòthach,
Far am bheil am fraoch 's a' mhòinteach,
Far an cluinnte guth na smeòraich,
  Agus crònan aig na h-uillt.

Far am faighte crodh 'us daoine,
Tha e nise fàs fodh chaoirich,
'S tha na Gàidheil air an sgaoileadh
Air gach taobh air bheagan suim.

Ach tha 'chuibhle nis air tionndadh,
'S gheibh sinn fhathast còir ar dùthcha,
'S théid na h-uachdarain a sgiùrsadh
Mur a cum iad cothram ruinn.

Bidh ar glinn 's ar srathan còmhnard
Air an àiteach 's air an còmhdach,
'S bidh na Gàidheil mar bu chòir dhaibh
'Gabhail còmhnuidh anns an tìr.



## BIDH SEUMAS LEAM AN NOCHD.

Rinneadh na rainn so air sgeula brònach mu mhaighdinn òig Ghàidhealaich aig an robh ainm a bhi air leth maiseach. Bha i fhéin agus gille òg tlachdmhor, air an robh gaol mór aice, a' dol a phòsadh. Ach dlùth air latha 'phòsaidh, thàinig fios air-san dol thairis a dh' America, a dh' fhaotainn beairteis mhóir a dh' fhàg caraid aige. Dh' fhalbh e gu sunntach, ann an rùn gu 'm pòsadh iad cho luath 's a thilleadh e air ais. Ach 's e sin nì nach do thachair! An long air an robh e 'tilleadh chaidh i fodha agus gach neach a bha innte a bhàthadh! 'N uair a fhuair ise an naigheachd so chaidh i ceàrr 'n a h-inntinn, agus cha d' thàinig a ciall riamh air ais! Bhàsaich i beagan ùine an déigh sin; agus gach aon fheasgar fhad 's a bha i beò chuireadh i oirre an t-éideadh 'bu rìomhaiche 'bha aice; ruigeadh i 'n cladach, agus shuidheadh i air an tràigh, a' feitheamh ri Seumas. An oidhch' a bhàsaich i b' éiginn d' a càirdean a h-aodach a chur oirre mar a b' àbhaist agus theireadh i 'an ceann gach tiota, "thig e 'nochd! bidh Seumas leam an nochd!"

Thoir dhomh mo chìr, thoir dhomh mo ghùn,
Thoir dhomh mo thrusgan bòidheach ùr—
'S mi 'faicinn long air bhàrr nan tonn
'S i 'stiùireadh dìreach air an fhonn.
Bidh mis' a' feitheamh air an tràigh
Gu 'n tig mo ghaol air tìr le càch;
Cha ghabh mi biadh, 's cha dùin mo shùil
Gu 'm faigh mi sealladh air mo rùn:
'S bidh Seumas leam an nochd!

C' arson, a thonnan beucach borb,
'Tha sibh a' leum cho àrd le colg
Ag cumail bacaidh air mo ghràdh?
'S mi fuar 'g a fheitheamh air an tràigh!
Tha fuaim bhur guth cho tiamhaidh trom,
A' dùsgadh mulaid na mo chom—
Eagal gu 'n caill an long a h-iùl,
Lasaidh mi solus air an Dùn,
'S bidh Seumas leam an nochd!

Thig, thus', a ghaoth an iar, gu tlàth—
Do chaileig bhochd nach nochd thu bàigh?
C' arson a shéideas tu cho cruaidh,
'S tu 'cumail Sheumais fada uam?
Tha eòin nan speur air dol gu tàmh—
Cha 'n fhaic mi long 's cha chluinn mi ràmh,
'Us chaill mi sealladh air na siùil;
Ach ged a chaill, cha toir mi dùil:
'S bidh Seumas leam an nochd!

Eirich, a ghealach, 's tog do cheann,
Na laidh cho fad' air chùl nam beann;
'Us sibhs', a reultan glan gun smùr,
'Bu tric a rinn do 'n mharaich iùl,
Na tigeadh ceò no neul 'n 'ur còir
A chuireas falach air bhur glòir
Gu 'n tig an long 's am bheil mo rùn,
'S am faigh iad sealladh air an tùr:
'S bidh Seumas leam an nochd!

Thus', 'fhaoileag bhàn, a shnàmh an cuan,
Am fac' thu sealladh air mo luaidh ?
Dh' aithnichinn fhéin e 'measg nan ceud,
An t-òigfhear treun 'bu ghlaine beus ;
Tha 'chruth 's a bhlàth cho beò na m' uchd,
Dh' fhàg sin mo chridhe trom fodh luchd—
Ar leam gu 'n cluinn mi 'ghuth cho ciùin,
'Toirt cuiridh dhomh dol leis an null,
'S bidh Seumas leam an nochd !

Thoir dhomh mo chìr, thoir dhomh mo ghùn,
Thoir dhomh mo thrusgan bòidheach ùr,
Feumaidh mi falbh an nochd car tràth,
'S e thall ga m' fheitheamh air an tràigh,
'S mi 'faicinn lùchairt mhaiseach ghrinn,
Air 'ullachadh dha fhéin 's dhomh fhìn—
Tha ceò a' tuiteam air mo shùil,
Ach tha mi 'cluinntinn fuaim a' chiùil –
'S bidh Seumas leam an nochd !



## DUGHALL NA SROINE.

Tha balach anns an dùthaich
Ris an can iad Dùghall,
'S fhada bho bha ùigh aige pòsadh.
Ged a tha e lùgach,
Agus car 'n a shùilean,
Gur e 'mhill a' chùis nach 'eil sròn air.

Anna bheag a' chùbair,
Caileag laghach shunntach,
Ged 'tha i gun iùnntas gun stòras,
Ghabhadh ise Dùghall
Ged a tha e crùbach,
Na 'm biodh fad na lùdaig de shròin air.

Bha mi oidhche Shamhna
Ann an taigh an dannsa,
'S chluinneadh tu mar chainnt aig na h-òighean:
"Fear le crodh 'us gamhna,
'Chumadh bean 'us clann dha,
'S bochd an rud a th' ann nach 'eil sròn air!"

Thuirt Màiri N'ic Phàdruig:
"'S sibh a chaill bhur nàire—
Buidheachas do 'n Adh nach robh 'n còrr dheth!
Tha e laghach càirdeil,
'S rachainn leis am màireach,
'S cha mhaoidhinn gu bràth nach robh sròn air.

Ni e cur 'us àiteach,
'S tha e math 'n a nàdur,
Ged nach dean e gàire ro bhòidheach,
'S fheàrr e mar a tha e
Na fear falamh stràiceil,
Ged bhiodh urad màlaid de shròin air."

Thuirt nighean an tàilleir:
"'S ann agad 'tha 'chàil dha,
'S olc an rud nach sàsaich do sheòrsa—
Rachainn ga mo bhàthadh
'Mach air rugha 'n t-sàile,
Mu 'n gabhainn le gàrlaoch gun sròin air!"

Coma leat-s', a Dhùghaill,
Na gabh thusa cùram
Ciod a their na sgliùraichean gòrach;
Gheibh thu caileag chliùiteach,
Agus té 'bheir rùn dhut,
'S cha 'n aithnich i 'an cùil nach 'eil sròn ort.



## DURACHD BLIADHN' UIRE.

Rinneadh an rann so mar fhreagairt do litir bho Mhr. Ros á Baile-Bhòid, a' toirt cuiridh dhomh dol a chur seachad na bliadhn' ùire leis.

FHUAIR mi do litir moch Di-luain,
Le cuireadh cho suairc' agus còir,
Ga m' iarraidh car seachduin air chuairt,
'S gu 'm faicinn na h-uaislean 'tha 'm Bòid.
Tha fios a'm nach bithinn fodh ghruaim
Na d' thalla gun bhruaillein gun sgleò,
Far am mìnichear dàin agus duain,
'S far an cuimhnichear truaghain fodh leòn.

Mo shoiridh gu caraid nam bàrd,
A sheasadh a' Ghàidhlig 's an ceòl,
A chumadh ar cànan an àird,
'Us eachdraidh nan àrmunn nach beò;
An Gàidheal cho dìleas 's cho blàth
'S a shiùbhlas air sràid ann am bròig,
'Us cridhe cho fialaidh le bàigh
Ri neach 'tha fodh àmhghar no bròn.

Mo dhùrachd le bliadhna mhath ùir,
'Us àireamhan dhiubh air do cheann;
Do thoradh 'bhi sgaoileadh le blàth,
'Us gràs a' toirt fàis air do chrann;

Do bhriathran 'bhi 'tuiteam mar dhrùchd
Air meanganan brùit' agus fann,
'S do chliù ann am fìon-lios an Rìgh
'Bhi 'n cuimhn' aig an linn nach 'eil ann.



## MAIRI AILEIN.

AIR FONN—"*Roy's Wife.*"

SEISD:—Tha mo rùn air Màiri Ailein,
Tha mo rùn air Màiri Ailein,
Gus an dùinear anns an ùir mi
Bidh mo rùn air Màiri Ailein.

An ainnir chliùiteach, bhanail, chiùin,
'S e meud a mùirn a rinn mo mhealladh,
Cha 'n 'eil an ròs a' fàs fodh'n driùchd
Ni 's glaine gnùis no Màiri Ailein.

Ged' bhiodh mo chridhe trom gun sunnd,
Le iomadh cùram agus gearan ;
Sgaoilidh iad mar cheò nan stùc,
'N uair 'thig mi dlùth do Mhàiri Ailein.

Bha mi 's an dùil gu'n cumainn saor,
'S nach d' thugainn gaol do ghin air thalamh ;
Ach chaidh na bòidean sin gu taobh
Le sealladh caoin bho Mhàiri Ailein.

'Us na mo dhùisg no na mo shuain,
Cha'n fhaigh mi uair i ás mo shealladh,
'S cha chluinn mi eun a' seinn mu'n cuairt,
Nach 'eil ri luaidh air Màiri Ailein.

Gur truagh nach robh mi na mo dhiùc,
  Le maoin, 'us lùchairt, agus fearann ;
'Us chitheadh càch an sin le'n sùil
  Gu'n d' thug mi rùn do Mhàiri Ailein.

'S e their iad rium gu'm bheil mi faoin,
  Gu'n tig an gaol so dhomh gu galar ;
Gu'n cuir i cùl rium 'n uair nach saoil,
  'S gu'm pàigh mi daor ri Màiri Ailein.

Cha'n fhaic mi h-aon am measg an t-sluaigh
  Cho maiseach suairce ri mo chaileig ;
'Us saor no daor 'g am bi mo dhuais,
  Cha leig mi uam mo Mhàiri Ailein.



## MAISE NACH SEARG.

Nach maiseach ciùin 'tha 'n ròs a' fàs,
'S a bhilean tlàth fodh 'n driùchd,
A' ghrian 'g a altrum suas le bàigh,
'S a' deàrrsadh air a ghnùis!
Nach maiseach mìn na milltean blàth
'Tha 'bàrcadh suas bho 'n ùir,
A' sgeadachadh gach cluain 'us blàr
Le àilleachd agus mùirn!

Ach seargaidh iad air falbh mu seach,
'N uair 'thig an geamhradh fuar;
Caillidh gach cluain 'us blàth an dreach,
'S caidlidh gach lus 'n an suain;
Sin mar a thachras do gach neach
A dh' aindeoin mais' 'us uaill,
Mar sgàile caochlaidh iad air fad
Fo ghlasan fuar na h-uaigh.

Na lùchairtean a 's àirde glòir,
Tuitidh iad sìos gu làr,
Na prionnsachan 's na daoine mòr,
Cha bhuain' iad sin na càch;
An ionmhas airgid agus òir
Cha dìon iad uair bho 'n bhàs,
'S an uair a chrìonas iad fodh 'n fhòd
'S co-ionnan rìgh 'us tràill.

Nach lionmhor innleachd agus dòigh,
 'Tha daoine 'cur an céill,
A' tional airgid agus òir,
 'S 'g an stòradh suas le spéis?
Gach cath 'us strì 'tha 'm measg an t-slòigh
 An tòir air glòir dhoibh féin,
A sheargas ás mar bhláth an fheòir,
 'S an glòir cha mhair 'n an déigh.

Ach ma gheibh thusa tuigse 's ciall,
 Bidh agad oighreachd bhuan;
Sin seudan a bha maiseach riamh,
 'S nach caill gu bràth an luach;
Ni 'n comhairlean a ghnàth do dhion,
 'S le rian do chumail suas,
Bidh sìth 'us toradh na do ghniomh,
 'S cha bhi do chrioch gun duais.

Na bac do làmh 's na druid do chluas
 Ri àmhghair chruaidh nam bochd,
Bi bàigheil ris gach deòiridh truagh
 'Tha iomadh uair fo sprochd;
An duine borb gun iochd gun truas,
 'Tha deanamh uaill 'n a stoc,
'Na shaibhreas cha bhi beannachd bhuan,
 'Us gheibh e duais a lochd.

Gach ni tha cliùiteach agus àrd
 Dean dìchioll air a shealbh;

Mar lòchran laiste suas le gràdh
  Biodh t-imeachd glan gun chealg;
Le eòlas ceart biodh t-anam làn,
  'S do ghniomharan gun chearb,
Sin agad ionmhasan nach tràigh,
  'S maise gu bràth nach searg.



## RAINN DO NEOINEAN.

THA thus' an sin, a neòinein bhig, 'an cùil leat fhéin,
'Us fiamh a' ghàir' air d' aghaidh mhìn ri blàths na gréin'
Tha 'g àrach suas do fhreumhan maoth gu bàigheil sèimh,
'S tu 'deanamh gàirdeachais gun fhoill fodh sgàil nan geug.

Ach c' àit' an robh thu 'n uair 'bha gruaim air uchd nan speur,
'S an geamhradh fuar le 'fhrasan garbh a' searg do ghnè,
'S a' lomadh sios gach duilleig' ghuirm 'bha 'fàs air crann,
'S gach luidhe maoth le doinionn shearbh a' falbh 'n an deann?

Thug reòdhtachd fhuar air falbh do ghruag, do shnuadh, 's do dhreach,
'Us shùigh an talamh sios 'n a bhalg do dhealbh a steach;
'Us cheil a' ghrian a sgiathan blàth, a bàigh, 's a feart,
'Bha 'g ùrachadh do chruth gach làth' gu càirdeil, ait.

Ach bha do bheath' an dion bho 'n fhuachd an cuaich gun bheud ;
'S do chuislean faoin 'g an altrum suas gun fhios dhut fhéin,
Le diomhaireachd nach fhaca sùil, 's nach aithris beul ;
'S 'tha 'toirt a nàduir do gach nì a réir am feum.

Ach tha thu nis air teachd as ùr bho 'n ghrunnd air ais,
Le d' churrachd bileach, pleatach, dlùth, gu h-ùrar glas ;
'S cha 'n aithnichear ort gu 'n robh thu dùint' 'an cùil fodh ghlais,
Na d' leabaidh thosdaich anns an fhonn ri àm na h-airc.

Tha nis an driùchd le ceuman ciùin re àm na h-oidhch'
Ag uisgeachadh do bhilean maoth le braonan soills',
Mar shradan boillsgeach feadh do ghruaig' a's uaisle dreach ;
'S do cheann a' lùbadh sios gu làr aig làin' do bhrat.

Ach togaidh 'ghrian gu moch a ceann air guala 'n t-sléibh' ;
'Us sìnidh i a sgiathan blàth' a nuas bho nèamh ;
'Us tiormaichidh i suas do ghnùis 's do dheòir ma seach ;

'Us sgaoilidh tu do chuailean fann gu greannmhor
ait.

Thig eòin nan geug gu moch a sheinn dhut iomadh
fonn,
Ag itealaich a null 's a nall mu 'n cuairt do 'n tom,
Ag criomadh bhàrr gach feòirnein gorm 's ag òl
dheth 'n ceann,
Gu sòlasach air bhàrr nan slat a' seinn dhut rann.

Bha mise uair a bhithinn fhéin gu tric a' d' chòir
A' dol mu 'n cuairt am measg nam preas gun dragh
gun ghò,
A null 's a nall air feadh nam bruach a' buain nan
ròs—
Bhiodh tus' an sin 's an t-sóbhrach bhàn 'an sàs
na m' dhòrn.

Ach thriall na làithean sin air falbh mar shruth le
gleann ;
' S tha grian ar n-òige 'cromadh sios air chùl nam
beann ;
Tha aois 'us leòn, 'us dragh 'us bròn, a' ruith 'n an
deann ;
'S gach lath' 'us uair 'toirt glaodh 'n ar cluais gu 'n
tig an t-àm.

Tha geamhradh gnùth gun bhlàths, gun sunnt a'
teannadh oirnn,
'S ag cur gu taobh gach sòlas faoin 'bha againn òg—

Ach ged 'théid thusa sios do 'n uaigh cha chrion do bheò ;
Ged shearg do ghruaidh, bheir earrach nuadh air ais do ghlòir.

Ach aon uair 's gu 'n téid mise sios gu crìch mo lò,
Cha 'n ùraich driùchd, 's cha bhlàthaich grian, 's cha mhaothaich deòir ;
Cha chluinn mi ceòl air feadh na coill', no guth an eòin,
Ach dùinte 'n glasan teann a' bhàis an talla 'n fhòid.

'N uair 'théid mo chré-sa 'leagadh sios 's a' chadal throm,
'N sin éirich thus' 'us sgaoil do bhrat mu'n cuairt do m' thom ;
Biodh driùchd 'us grian le sgiathan blàth an taic do chom ;
'S biodh eòin 'us clann le 'n ceilear binn a' seinn dhut fhonn.



## MO CHRUINNEAG ILEACH.*

AIR FONN—" *Ochòin a rìgh.*"

OCHÒIN, a rìgh, gur
E mi 'tha muladach !
Nach robh mi 'n Ile
'S mo rìbhinn lurach ann ;
'S i 'thogadh m' inntinn
Le 'brìodal cuireadach,
'S a bheir fodh chìs mi
Mur till i tuilleadh rium.

'An eilean uaine
Nan cluainibh glacagach,
A dh' fhàg mi 'ghruagach
A 's uaisle cleachdaidhean ;
Gur tric mi 'bruadar
Mo luaidh 'bhi 'n taice rium,
'S 'n uair 'ni mi dùsgadh,
Mo rùn cha 'n fhaicear leam.

Cha 'n e 'cuid stòrais
'Thug dhòmhs' an acaid so,
Ach meud a bòidhchead,
'S a còmhradh faicilleach—
Tha 'cruth gun fhòtus
'S gach seòrsa mais' oirre,

* A Translation will be found further on.

'S a guth cho ceòlmhor
Ri eòin na maidne leam.

Ged tha Dun-Eideann
Cho éibhinn caithreamach,
'S na mìltean té ann
Mar reultan lainnireach—
Le'n òr a' deàrrsadh
Air sràid cho farumach—
Ach cha bhi 'n àilleachd
No 'm blàth ro mhaireannach.

Thoir dhòmhs' a' mhaighdeann
'Tha bainndidh cumadail,
Gun cheilg gun fhoill,
Ach gu caoimhneil furanach ;
Ged nach biodh 'saibhreas
No 'h-oighreachd bunaiteach,
Gu 'm bithinn aoibhneach
Le loinn na cruinneig sin.

Ged chaidh a h-àrach
Aig tràigh nam marannan,
Tha 'buadhan làidir,
'S tha 'nàdur carthannach.
Thug gaoth nan àrd-bheann
Dhi slàint' 'us fallaineachd,
Mar ròs an gàradh
Fodh bhlàth gun fhannachadh.

Gu 'm b' e mo dhùrachd
'Bhi dlùth do'n chala sin—
'S 'n uair 'théid an dùldachd
Air chùl cha 'n aithreach leam—
Cha d' thug mi dùil dheth
Nach stiùirinn thairis ann,
A dheanamh cùmhnant
Ri rùn nan caileagan.



## CUMHA EILEAN A' CHEO.

AIR FONN—"*Cha tig Mór mo bhean dachaidh.*"

GU ma slàn leis na glacan
  Anns 'n do chleachd mi 'bhi òg,
Air feadh fraoich agus luachrach
  'S mi ri uallach nam bó;
Gu ma slàn leis na beannaibh,
  'S leis gach gleannan 'us còs,
Chì mi 'n sealladh mu dheireadh
  'Nochd air Eilean a' Chèo!

Slàn le duslach mo shìnnsir,
  'Tha 'n an sìneadh fodh 'n fhòd,
A bha seasmhach 'us dìleas
  Ann am firinn 's an còir;
Tha mo chridhe fodh thùrsa
  'S tha mo shùilean fodh dheòir
A bhi 'tionndadh mo chùlthaobh
  Ris an ùir sin ri m' bheò!

Na 'm b' e ceannairc no meàirle
  'Bhiodh ga m' fhàgail fodh 'n tòir,
Ach ga m' fhuadach thar sàile
  Mar an tràill air son òir;

Ga mo sgaradh bho m' chàirdean,
  Le mo phàisdean gun treòir,
'Dheanamh àite do 'n eilid
  Ann an Eilean a' Cheò!

Ged is corrach a stùcan,
  'S ged is lùbach a thràigh,
'Chaoidh cha 'n fhaic mise dùthaich
  'Bheir mi rùn dhi cho blàth;
Ged bhiodh dearcan 'us ùbhlan
  Air gach fiùran a' fàs,
Bidh mo thogradh 's mo dhùrachd,
  Anns an ùir so gu bràth.

Slàn le comunn mo shòlais
  Agus òigridh mo ghaoil;
'S tric a thachair sinn còmhla
  Mu na còsagan caoin;
Tha mi 'faireachadh brònach
  'Bhi air m' fhògradh bho 'n taobh,
Gun chul-taic gun luchd-eòlais
  'Dol a sheòladh Diar-daoin!

Dh' ionnsaidh dùthcha nach eòl dhomh
  'S gun an còmhradh na m' cheann,
Agus àite gu leòr dhomh
  'Ghabhail còmhnaidh 's a' ghleann,
Far an cluinninn an smeòrach
  Agus crònan nan allt,
Agus maighdeannan bòidheach
  Le 'n cuid òran 'us rann.

Ach tha 'n comunn air sgaoileadh,
'S iad air faondradh 's gach àit',
'Us cha tachair sinn còmhla
Air Di-dòmhnaich mar 'bha.
Aitean-còmhnaidh ar n-òige
Air an còmhdach fodh 'n làr,
Far 'n do shaothraich ar sìnnsir
Iomadh linn agus àl.

Thigeadh bochdainn no beirteas,
'Thigeadh acaid no leòn,
'Chaoidh cha sgar iad mo chuimhne
Bho na glinn so ri m' bheò.
Ge do shiùbhlainn gach rìoghachd
Agus tìr fodh na neòil,
Bidh mo chridhe gu deireadh
Ann an Eilean a' Cheò!



## FREAGRADH DO LITIR CARAIDE.

Fhuair mi do litir moch Di-màirt,
Ag innse dhomh gu'n robh thu slàn ;
Ach ma tha firinn na do ghlòir,
'S tu duin' a 's truaigh' 'tha fodh na neòil.
Gach nì no neach ri 'n cuir thu làmh,
Tha mi-shealbh dhaibh sin an dàn:
'S tu 'm barail nach 'eil neach fodh 'n ghréin
Aig am bheil trioblaid ach thu fhéin.

Ach c' àit' an seall thu taobh seach taobh
Nach fhaic thu cùram air gach aon,
Gach bochd 'us beirteach, lag 'us treun,
Ag gearan air an uallach fhéin ?
Cha 'n 'eil a h-aon am measg an t-sluaigh
'Tha 'còmhnuidh air an taobh so 'n uaigh
Aig nach 'eil cùisean ri 'n cur ceart,
'S air nach 'eil sac a réir an neart.

Cha 'n fhaic thu neach nach 'eil an tòir
Air saibhreas, sonas, agus glòir,
Gun fhois gun tàmh bho 'm breith gu'm bàs,
Ag iarraidh riarachaidh do 'n càil.
Iad mar 'tha 'n seillean feadh nam bruach,
Bho lus gu lus, 's bho chuaich gu cuaich,
Ag iarraidh meal' air feadh gach blàth,
'S a chaoidh cha 'n fhaigh am miann a shàth.

Na dòchasan 'bha againn òg,
Gach aon dhiubh sin air falbh mar cheò,
'S gach gealladh mór 'thug sinn dhuinn fhéin
Chaidh iad am mearachd oirnn gu léir ;
Ach 'n uair a 's isle 'tha ar ceann
Tha fuasgladh dlùth dhuinn aig an àm,
'S ma bhàsaich dòchas, thig fear ùr,
Nach leig ar misneach uil' air chùl.

Na earb á airgiod no á òr
Gu'n toir iad sonas dhut le còir ;
Tha iad gu math 'n an àite fhéin
Gu freasdal oirnn 'n ar n-iomadh feum ;
Ach 's lionmhor beath' a dh' fhàg iad geàrr,
'Us 's iomadh beath' a chuir iad ceàrr.
Tha mìlltean ann le pailteas sòigh,
'S cha toir sin saorsa dhaibh bho 'm bròn.

Ma mheall do chàirdean thu cho tric,
Bu chòir do sin do dheanamh glic—
Gu bràth na leig cho trom do thaic
Air neach a thréigeadh thu na d'airc.
Cha ghann dhut càirdean caoimhneil blàth
Cho fad' 's a tha do shaibhlean làn ;
Ach thig g' an dearbhadh falamh bochd
'S cha 'n fhaic thu orr' ach gruaim 'us sprochd.

Ma chuir an òigh do 'n d' thug thu rùn,
Le foill, gun aobhar, riut a cùl,
C' ar son a tha thu 'gul 's ag caoidh
Té dh' fhàgadh tu mar sin 's an dìg ?

Tha cuid dheth 'n gaol mar ròs fodh 'n driùchd,
Cho bòidheach mìn 's a' mhaduinn chiùin ;
Bheir oidhche reòdht' air falbh a bhlàth,
'S cha till a mhaise ris gu bràth.

Ach na bi 'm beachd gu'n dean e feum
'Bhi beò 's an t-saoghal so leinn fhéin,
Cha 'n fhaigh sinn càirdeas, truas, no gràdh
Ma tha sinn fhéin gun iochd gun bhàigh.
Bheir caoimhneas buaidh air sean 'us òg,
'Us coisnidh e dhuinn gaol nan òigh ;
Ach le 'bhi greannach, gruamach, fuar,
Cha 'n fhaigh sinn gaol no toil an t-sluaigh.

A nis, a charaide, bi glic,
'S na gluais an slighean baoth an uilc ;
Oir tha ar n-ùine 'ruith gu dian
Mar shruth nach till air ais ri sliabh ;
Ar beath' a' snàmh air falbh mar cheò,
Mar sgàile faoin no blàth an fheòir,
Cha 'n 'eil a h-aon a théid 's an tòir
An uair a gheibh an uaigh a còir.

Bi saoithreach anns gach ni 'tha ceart,
Ag iarraidh còmhnadh Rìgh nam feart,
Bho 'n tig gach solus agus iùl,
'S nach cuir ar n-achanaich air chùl.
Cha d' fhuair sinn bith gu 'bhi 'n ar tàmh,
'S gu 'bhi 'n ar n-uallach trom air càch ;
Ach gu 'bhi 'cath ar cuibhrinn fhéin
De 'n t-saothair ghoirt a tha fodh 'n ghréin.

'Us mar 'tha aimsirean nan speur
Ag caochladh tric an déigh a chéil',
Thig laithean frasach, dorcha, trom,
A chuireas gruaim air muir 'us fonn ;
'S thig laithean soilleir, grianach, ciùin,
A chuireas aiteas air gach dùil ;
Bidh sinn mar sin bho àm gu àm
Gu'n tig an réis againn gu 'ceann.

Ach ged 'tha 'n t-astar duilich, cruaidh,
Bidh cadal fad' againn 's an uaigh,
Far nach 'eil saothair, cath, no strì,
Far am bheil sàmhchair, fois, 'us sìth ;
'S ma bhios na lòchrain againn deas
'N uair 'thig an t-oighre g' ar toirt leis,
An àite tuiridh agus bròin,
Bidh sonas siorruith dhuinn 'an glòir.



## GU IAIN CAIMBEAL AM BARD.*

Rinneadh na rainn so mar fhreagairt do Iain Caimbeal, á Leideig, air dha badan fraoich, neòinean, agus sóbhrach a chur thugam do Dhun-Eideann.

Ciad fàilt' ort fhéin, a bhadain fhraoich
  Bho thìr nan aonach àrd—
An tìr a dh' àraich iomadh laoch,
  Ge sgaoilt' an diugh an àl—
Tha snuadh mo dhùthcha air do ghruaig,
  Seasaidh tu fuachd 'us blàths,
'S e 'mheudaich dhomh cho mór do luach
  Gu'n d' fhuair mi thu bho 'n bhàrd.

'Us thus', a neòinein bhig gun ghò,
  Cho bòidheach, bileach, tlàth,
Ge duilich leam thu 'bhi cho òg
  Air d' fhògradh fad' bho chàch ;
Tha eagal orm gu'n searg do ghruaidh,
  'S nach bi thu buan no slàn ;
Ach gheibh thu càirdeas, bàigh, 'us truas,
  Bho'n fhuair mi thu bho 'n bhàrd.

'S a shóbhrach fhìnealta nam bruach—
  'Bu tric a bhuain mo làmh
'N uair 'bha mi aotrom òg gun ghruaim
  Ag cluaineis mu na blàir—

* A Translation will be found further on.

'S ann leam is ait do theachd air chuairt
 Cho luath bho thìr mo ghràidh,
'S ni mise d' altrum suas le uaill,
 Bho'n fhuair mi thu bho n' bhàrd.

'Us mar a thachair dhuibh 'n 'ur trì
 Bhur tìr a chall cho tràth,
'S bhur sgaradh bho 'n chaomh chomunn ghrinn
 'Bha leibh bho là gu là,
Sin mar a thachair dhòmhsa fhéin—
 Ach 's éiginn géilleadh dha.
'Bhi 'caoidh na dh' fhàg sinn ás ar déigh
 Cha dean e feum no stàth.

Gu 'n robh gach lus a 's àirde cliù
 'S an Leideig chiùin a' fàs;
Fodh dhealt an driùchd biodh dreach an gnùis
 'N a lòn do shùil a' bhàird;
Biodh gaoth nam beann 'us gàir nan allt,
 Le 'n crònan fann gun tàmh,
Mar cheòl 'n a chluais g' a dhùsgadh suas
 A dheanamh dhuan 'us dhàn!



## NA CROITEARAN SGIATHANACH.

Gur bochd leam an cunntas
'Tha 'nochd ás mo dhùthaich,
Mo chàirdean 'g an sgiùrsadh
    Aig ùmbaidhean Ghall ;
Le bataichean rùisgte
'G an slachdadh mar bhrùidean,
Mar thràillean gun diù dhiubh
    'G an dùnadh am fang.

An sluagh 'bha cho càirdeil,
Cho suairc' agus bàigheil,
Rinn uachdarain shràiceil
    Am fàsgadh cho teann ;
Tha saors' air am fàgail,
Tha 'n raontan 'n am fàsaich,
'S na caoirich an àite
    Nan àrmunn 's a' ghleann.

Gun chuimhn' air na fiùrain
A dhion dhuinn ar dùthaich
Le'n airm-chogaidh rùisgte
    'Thug cùis dheth gach nàmh ;
Fodh dhaorsa nach lùbadh,
Ach ceartas nach diùltadh—
'Us dh' fhàg iad an cliù sin
    Gun smùr aig an àl.

Na suinn a bha calma,
Bu shunntach a dh' fhalbh iad
Fodh bhrataich na h-Alba,
    'S a dhearbh iad an làmh.
Cha 'n ioghnadh ge searbh leinn
'S ged dhùisgeadh e fearg dhuinn
An sliochd 'bhi 'g an dearmad
    'S 'g an tearbadh bho 'n àit'.

Bha 'n uair sin ar sìnnsir
Fodh uachdarain rìoghail ;
Bha uaisle 'n an inntinn
    Le firinn 'us gràdh ;
Bha 'n cànan cho binn dhaibh,
'S an càirdeas gun dìth dhaibh,
An cogadh no 'n sìth dhaibh
    Bha dìlseachd 'n an gnàths.

Bha 'n dachaidh 's an còmhnuidh
Le 'n sluagh mar 'bu chòir dhaibh,
'S iad fiosrach 'us eòlach
    Mu'n dòigh anns gach càs ;
'N uair 'thachradh iad còmhla
'S a' chlachan Di-dòmhnuich,
Cho caoimhneil 'g am feòrach
    Gu còmhraiteach blàth.

Iad fhéin 's an cuid dhaoine
Cho seasmhach 's cho aontach,
Mar theaghlach cho gaolach
    Nach sgaoileadh ach bàs.

Cha 'n airgiod no caoirich
'Bha 'dhìth air na laoich sin,
Ach gaisgich gun chlaonadh
Nach aomadh 's a' bhlàr.

Cha robh uisge no mòinteach
Fodh dhion no fodh chòmhdach ;
'S bha saors' agus sòlas
Aig òigridh na tìr ;
Cha robh bàillidhean spòrsail
'G am feannadh le fòirneart,
'S ag gearradh an lòin dhiubh
Gun tròcair gun suim.

Ach, dùisgibh, mo chàirdean,
'S bhur dùthaich na fàgaibh,
Ach seasaibh gu làidir
'G a teàrnadh le buaidh,
Bhur sìnnsirean dh' fhàg i
Mar dhìleab gu bràth dhuibh—
'Us dionaibh-s' an tràths' i
Do 'n àl a thig uaibh.

Cha 'n ann le mi-riaghailt,
Ach tuigseach 'us ciallach,
Gun lùbadh gun fhiaradh
Am briathran no 'n gnàths—
Tha mìlltean 'us ciadan
A sheasas mar dhion dhuibh
Gu 'm faigh sibh na 's miann leibh
De shliabh nam beann àrd.

Théid crìoch air gach fòirneart,
'S bidh biadh agus stòras,
Bidh sìth agus sòlas,
    Ag còmhdach na tìr ;
Bidh fuinn agus òrain
Gu binn aig an òigridh,
'S na rìbhinnean bòidheach
    Mu 'n chrò le 'n crodh-laoigh.

Gach oighr' agus bàillidh,
Gun fhoill 'us gun àrdan,
Ri 'n daoine cho càirdeil,
    Mar 'bha iad bho thùs ;
'S bidh Gàidheil gun àireamh
An dùthaich nan àrd-bheann
'Cur mais' air an àite,
    'S a' fàs ann an cliù.



## AIG UAIGH UILLEIM ROIS, AM BARD.

'N A laidhe 'n so gu tosdach, fuar,
Tha 'chré 'bha blàth le gràdh 'us truas,
'S am bial a sheinneadh dàin 'us duain
A nis air clos ;
Am boillsgean 'òige dhùin an uaigh
Air Uilleam Ros !

Am measg nam bàrd a thog ar tìr
Cha robh a h-aon dhiubh 'sheinn r'a linn
A dhùisgeadh suas ar bàigh 'g a chaoidh
Cho sèimh ri Ros ;
An ùine gheàrr 'bha 'chlàrsach bhinn
A' seirm a bhos.

A ròsain òig 'tha glan gun smùr,
'S a shóbhrach bhàn 'tha 'fàs fodh 'n driùchd,
Sgaoilibh bhur brat le fàileadh cùbhr'
An so mu'n cuairt ;
'S bi thus', a ghrian, le blàths do ghnùis'
'G an àrach suas.

A chuthag ghorm, 'n uair 'thig an t-àm
'Bhios tus' a' seinn air feadh nan gleann,
Dean suidhe greiseag aig a cheann
Le do ghug-gùg—

Bu tric a bheireadh fuaim do rann
                Na deòir bho 'shùil.

Tha cuimhn' agad 'n uair 'bha e beò,
'S tu 'seinn air bhàrr nan geug 's a' cheò,
Mar 'chuir e 'n céill dhut fàth a dheòir,
                Fodh sgàil nan craobh,
'S a chridhe tùrsach trom fodh leòn
                Ag cnàmh le gaol.

A rìbhinn òg 'tha 'n so air chuairt,
Thoir ceum gu taobh, 'us dearc mu'n uaigh
Aig fear a leòn do ghaol cho cruaidh
                Ri faobhar lann,
A dhùin a shùil 's a' chadal bhuan,
                'S a shearg a ghreann.

Ge lionmhor bàrd a sheinn do chliù,
Ag àrdachadh do chruth 's do mhùirn,
Cha d' thug a h-aon dhiubh riamh dhut rùn
                Cho saor bho fhoill,
'S a thug am fear 'tha 'n so fodh 'n ùir
                Gun ghaoid dhut loinn.

Ach mar 'tha diomhanas gun chéill
'Us mealladh anns gach ni fodh 'n ghréin,
Tha gaol nan òighean bòidheach fhéin
                Ag caochladh tric—
Chuir sin am bàrd 'bu ghlaine beus
                Ro thràth fodh 'n lic!

Ach gheibh a ghaol a nis a shàth
Far nach téid mealladh air gu bràth,
Bho linn gu linn a' seinn a dhàin
Air cliù an Uain
A rinn a shaoradh bho gach plàigh
Gu sonas buan



## RI TAOBH NA TRAIGH.

O! NACH robh agam bothan beag
An so ri taobh na tràigh,
Aig bonn nam beann fodh sgàil nan creag
'S gu 'm faighinn fois 'us tàmh;
Cha 'n iarrainn ceòl ach eòin nam preas
A' beadradh shuas le 'n àl;
'Us guth nan tonn 'us fuaim nan eas
'Toirt freagraidh dhaibh le 'n gàir.

'N sin laidhinn sios 'us dh' éirinn suas
Gu suaimhneach mar a b' àill,
Air m' ùrachadh le caochan cruaidh
An fhuarain fhallain làin—
Cha 'n fhaicinn fòirneartan an t-sluaigh
'S gach buaireas agus plàigh,
'S na mìlltean deòiridh breòite truagh
Fodh uallaich throm an sàs.

Tha sàmhchair, neo-chiont, agus sìth
'Còmhnuidh an so a ghnàth,
Gun fhoill, gun fharmad, 'us gun strìth
Aig dùil a th' ann a' tàmh.
Tha 'n còmhdach glan, 's an lòn gun dìth
Na ni bho thràth gu tràth,
Iad beò gun lochd, 's an òran binn
An so ri taobh na tràigh.

Gach feòirnean maoth 'tha 'n còs no 'n glaic,
    Gheibh iad an cuid de 'n driùchd,
Tha 'ghrian 'g an àrach suas gun airc
    Air àithne Rìgh nan dùl ;
Gach lus no cré a 's ìsle staid
    Tha iad am beachd a shùl,
'S an Tì 'tha 'freasdal dhaibh air fad
    Cha chuir e mis' air chùl.

Tha gàir na mara 's gaoth nam beann
    Le 'm fuaim cho tiamhaidh trom,
Cho freag'rach dhòmh-sa aig an àm
    'S do 'n ionndrainn 'tha na m' chom ;
Cha 'n iarrainn lùchairt mu mo cheann,
    Cha 'n iarrainn òr no fonn,
Na 'm faodainn fuireach shios an gleann
    'G éisdeachd ri guth nan tonn.

Tha cuid an tòir air stòr 's air maoin,
    'G an ruith bho 'm breith gu 'm bàs ;
Cha 'n fhaigh iad fois 's cha bhi iad saor
    Ma chi iad sin aig càch ;
Thoir dhòmh-sa sìth, 'us gràdh, 'us gaol,
    Aig taobh nan sruthan tlàth,
Mo bhothan beag fodh sgàil nan craobh,
    'S mo lios ri taobh na tràigh.

## DEOCH-SLAINTE NAN CUIRIDHEAN.

Air fonn—"*An Dòmhnullach urramach.*"

Deoch-slainte nan cuiridhean
'Tha 'n tràth so 'cur urram oirnn,
Ag cumail suas na Gàidhlig,
'S cha bhàsaich i tuilleadh oirnn.

Lion a mach na cuachan,
'S gu'n òl sinn air na h-uailsean,
'S Mac 'Ille Dhuibh 'thug buaidh dhuinn,
Bidh luaidh againn tuilleadh air.

Deoch-slàinte, &c.

Tha nise cainnt ar dùthcha
A' tòiseachadh air dùsgadh
'Thoirt soluis do gach ùmbaidh
'Bha 'n dùil nach robh buil innte.

Deoch-slàinte, &c.

'Us théid a nis a gleusadh
'An àrd Oil-thigh Dhun-Eideann
Am measg gach Eabhra 's Greugais—
'Us géillidh iad uile dhi.

Deoch-slàinte, &c.

An leig sinn cainnt nan àrmunn,
A choisinn buaidh 's na blàraibh,
A chur air chùl le gàrlaoich,
  Gun nàire gun duinealas?

Deoch-slàinte, &c.

A' chainnt a bh' aig ar sìnnsir,
'S a labhradh leis na rìghrean
Mu 'n d' thainig Beurl' 'an tìr so,
  Cha dìobair sinn buileach i.

Deoch-slàinte, &c.

An leig sinn cainnt nam fiùran
A dhion ar tìr 's ar dùthaich,
Gu'm bi i 'chaoidh 'g a mùchadh
  'S fodh mhùiseag aig burraidhean?

Deoch-slàinte, &c.

Their cuid gu'm bheil i 'cnàmh oirnn,
Their cuid gu 'm faigh i bàs oirnn,
'S nach fhiach i 'bhi 'g a h-àrach
  'S a slàinte cho cunnartach.

Deoch-slàinte, &c.

Ach 's iomadh linn a thàinig
Bho fhuair i tìr nan àrd-bheann;
'S bidh tuilleadh ris an àireamh
  Mu 'm bàsaich a' chruinneag so.

Deoch-slàinte, &c.

## LEABHAR NA CUIMHNE.

Am measg gach leabhar sean 'us ùr
A thachras ruinn 's a chì ar sùil—
Cha ghabh an àireamh cur an céill,
'S cha leubh sinn móran dhiubh gu léir—
Tha aon fhear ann 'tha daonnan dlùth,
Nach laimhsich làmh 's nach fhaic ar sùil,
A dh' innseas dhuinn gu tosdach balbh
Mu chruth nan càirdean caomh a dh' fhalbh.

Leabhar na cuimhne 'tha 'n ar com,
A leanas ruinn air muir 'us fonn,
'S a leubhas sinn air cnoc no 'n cùil,
Gun fhòghlum, solus, no fear-iùil ;
Leubhaidh am bodhar e, 's an dall,
'S am balbh aig nach 'eil guth 'n a cheann ;
Tha cuid dheth taitneach, binn, gu leòr,
'S cuid eile searbh 's a dhùisgeas bròn.

Chi mi ann làithean sona ciùin,
'N uair nach robh cùram ag cur rium ;
'S ged 'tha iad fada na mo dhéigh
Iad ùr dhomh mar an latha 'n dé ;
Chì mi gach coire, creag, 'us bruaich,
Mu'm b' àbhaist dhomh 'bhi 'dol mu'n cuairt
'S an òigridh chaoimhneil, laghach, bhlàth,
'Bhiodh leam ag cluich air feadh nam blàr.

Tha 'n lagan beag fodh sgàil nan craobh,
'S an d' aidich Màiri dhomh a gaol,
A' fuireach gorm bho àm gu àm,
Gun chaochladh air bho bha mi ann.
'S cho fad' 's a bhios mo chuimhne beò
Bidh cruth an lagain sin na m' chòir ;
'S na briathran blàth', 's an gàire ciùin,
'S an t-seirc gun fhoill a bha 'n a gnùis.

Bidh rìghrean ann an geall air glòir,
'S ag iarraidh urram bho na slòigh ;
Bidh gaisgich ann an geall air cliù,
'S nach téid an treubhantas fodh 'n ùir :
Ach cha robh rìgh 'bha riamh 's an fheòil,
No gaisgeach ann am feachd na Ròimh',
Nach robh mo shonas ris cho làn
An oidhch' 'thug Màiri dhomh a làmh.

Mar shneachda geal air bhàrr nan geug,
Cho boillsgeach glan ri gnùis na gréin' ;
No mar an ròs air maduinn chiùin,
A' deanamh gàirdeachais fodh 'n driùchd :
Mar sin bha maduinn ait ar lò,
Cho gealltanach, gun dragh gun ghò ;
Ach leagh an sneachda 's shearg an ròs,
'S tha Màiri chaomh gu fuar fodh 'n fhod !

Na cuspairean de'n d' rinn sinn uaill,
Gach aon dhiubh sin air an toirt uainn !
'S na dòchasan 'bhiodh againn òg,
Cha toir iad sòlas dhuinn ni's mò,

Tha nise saothair ghoirt 'us strìth
'Cumail ar n-inntinnean fodh chìs ;
Tha 'n t-slighe doirbh 's na cathan cruaidh
A thachras ruinn air feadh ar cuairt.

Gach neach le'm miann 'bhi fada beò,
'S bho 'n cuimhn' a chaoidh nach fhaigh iad leòn,
Gluaiseadh iad sin gu dìreach, ceart,
'Toirt géill do reachdan Rìgh nam feart ;
'S an uair a sheallas iad 'n an déigh
Air gniomh an làmh 's air cainnt am béil,
Ma bha iad sin a réir na còir
Bidh cuimhn' a' mealtainn sin mar lòn.

Ach 's iomadh neach 'tha tùrsach trom,
'Us inntinn air nach éirich fonn,
An uair a sheallas iad 'n an déigh
Air aimideachd an giùlain fhéin,
'S an cuimhn' ag cumail sin cho ùr
Fa chomhair cogais 'tha 'n a dùisg,
Ag càrnadh chlachan trom' 'n an luchd
'S ag cumail teine beò 'n an uchd.

'S còir dhuinn, mar sin, bho là gu là
'Bhi dìleas ceart dhuinn fhéin 's do 'chàch ;
'S ag còmhnadh leis gach deòiridh truagh
A thachras ruinn am measg an t-sluaigh ;
Oir olc no math ge 'm bi gach beus
'Bhios againn ann an so fodh 'n ghréin,
'S an t-siorruitheachd air nach tig ceann
Cha leig ar cuimhn' iad sin air chall.

## AN SEANN FHLEASGACH.

AIR FONN—"*Oran na feannaig.*"

'FHIR a leubhas an duan so,
  Ma tha buaidh ort air thalamh,
Mar do chòrd thu ri gruagaich
  Tha thu 'n uair a bhi 'n tarruing ;
'N uair a dh' fhalbhas a' ghruag dhiot,
  Bidh tu suarrach 'n an sealladh,
'S 'n uair a liathas do chiabhan,
  Agus fiaclan do bhanais
            A' tuiteam ás.

Mar 'tha mis' aig an tràth so—
  Cha 'n 'eil stàth dhomh 'n a aithris—
Tha mo chuailean air cnàmh dhiom,
  'S tha na dh' fhàgadh air gealadh ;
Cha 'n 'eil cruinneag 's an àite
  Nach dean gàire le fanaid
'N uair a chì iad am blàras
  'Tha gu h-àrd air mo mhalaidh
            Cho geal ri cailc.

Mo sheachd gràin air an aois so !
  Thug i 'thaobh mi dhe m' aindeoin ;
Thug i 'n ruthadh ás m' aodann
  'Bha mar chaorunn air mheangan ;

Bha mi uair nach do shaoil mi
  Gu 'm biodh m' aogasg cho tana,
'N nair 'bhiodh òighean na tìre
  'S iad a' strìth gu mo tharruing
      Gu bhi 'n an taic.

'N uair 'bhios balaich na dùthcha
  'Muigh a' sùgradh le'n leannain,
'S ann 'bhios mise gun diù dhiom,
  Na mo chrùban aig baile,
Ma ni 'm Freasdal mo chùmhnadh
  Beagan ùin' air an talamh,
Gu'm faic cuid dhiubh le'n sùilean,
  'N uair théid Dùghall an tarruing
      Gu'n dean e sgath.

Ged tha m' fhiasag air bànadh
  Tha mi slàn agus fallain,
Dheanainn cur agus àiteach,
  'S bheirinn bàta gu cala ;
Ged nach 'eil mi cho lùthmhor
  'Dhìreadh stùcan 'us bhealach,
Dheanainn dannsa gu sunntach
  Air an ùrlar le caileig,
      Ged tha mi rag.

'N uair a thig an Fhéill-Màrtainn,
  Mur tig ànrath na m' charaibh,
Théid mi 'bhruidhinn ri Màiri,
  Caileag bhlàth agus bhanail ;

Tha i math air an t-snàthaid,
'S tha i làidir 'us fallain ;
Ach ma dhiùltas i 'làmh dhomh
Cha 'n 'eil gràisg anns a' bhaile
Nach bi na m' bhad.

Tha nighean eil' aig Iain Camshron,
Agus 's dealbhach air blàr i,
'N uair a thuiteas an t-anmoch
Bidh i 'falbh leis an tàilleir ;
Gheibhinn ise ri m' ghualainn
Mur b' e 'n cuaigean gun nàire—
Bidh e 'cluaineis mu'n cuairt dhi,
'S a' deanamh dhuan agus dhàn dhi,
'G a cumail ceart.

Gheibhinn nighean a' chùbair,
Ach cha dùraichdinn gràdh dhi ;
Tha i càm agus crùbach,
'S bheir i sùrdagan grànda ;
'N uair a sheinneas i òran
Bidh a sgòrnan 'us màm air ;
'S bu cho taitneach an ceòl leam
Guth na ròcais air gàradh
'S a bhi 'n a taic.

Ach nach bochd dhomh 'bhi 'còmhnuidh
Ann an seòmar gun mhànran,
'S na tha 'mhaighdeannan òga
'Dheanadh pòsadh am màireach ?

Mi gun aighear gun sòlas,
  Ach ag gròbadh 's ag càradh ;
Agus tuill air mo mheòirean
  Ag cumail dòigh air an fhàrdaich,
      'S 'g a deanamh glan !

Nach bu mhath dhomh 's an dùbhlachd,
  'N uair 'tha smùid aig a' ghaillinn,
Gu'm biodh bean agam dlùth dhomh
  'Bheireadh rùn dhomh mar leannan ?
Na mheal mise mo chòta
  Mur a pòs mi fodh Challuinn !
Bheir mi sgrìob air mo bhrògan
  'S théid mi 'chòmhradh ri Anna
      Mu'n can mi dad.



## DO 'N LEIGH MACGHILLEMHUIRE, NACH MAIREANN.

An do chaidil thu mo charaid gràidh?
Fhuair thu mu dheireadh fois 'us tàmh;
Dh' fhàg thu na cathan ás do dhéigh,
'S ruith thu gu foighidneach do réis.
Is lìonmhor deòiridh breòite truagh,
A chaidh am beannachd leat do 'n uaigh,
'S ma gheibh an ùrnuigh éisdeachd shuas,
Tha thusa cinnteach ás do dhuais.

An cridhe blàth gun fhoill gun lochd,
Nach deanadh tàir air glaodh nam bochd,
Bu tric a chìt' iad 'n a do thaic,
'S tu freasdal dhoibh gu sèimh 'n an airc,
A' sgaoileadh ola chaoimh do bhàigh,
Gu h-iochdmhor truasail ris gach plàigh;
Gun chaochladh air do nàdur ciùin,
Ri mòr no beag, ri tràill no diùc.

Mar fhuaran fionnar, cuisleach, caoin,
A' taomadh fheartan air gach taobh,
Gun uaill, gun lethbhreith, 'us gun ghruaim,
A' deanamh ìocshlainte do 'n t-sluagh.

Bha thusa fialaidh ris gach neach,
A' saoithreachadh a mach 's a steach,
Cho cùramach mu bheatha chàich,
'S do bheatha fhéin fodh ghalair bàis.

Caraide dìleas tìr nam beann,
A chumadh suas i féin 's a clann ;
A ceòl, a bàrdachd, 'us a cliù,
Bu sheasmhach dian thu air an cùl,
'S a Ghàidhlig aosda, cheòlmhoir, bhinn,
Chaill thusa gaisgeach treun nach till,
Bha aignidhean de t-ionmhais làn,
'S bu tric a dhearbh e sin do chàch.

Tha 'n diugh do "cheàrdach" * falamh, fuar,
Gun bhlàths gun fhasgadh do 'n fhear chuairt,
Cha choinnich tuilleadh clann nan dàn,
An talla caraide nam bàrd.
'S duilich leam gur fior an rann—
Thu air do sgaradh uainn roimh 'n àm,
'S ag cuimhneachadh a' mhath a bha
Cuiridh mi 'chlach so na do chàrn.

* Dr. Morrison was a son of *Gobha na h-Earradh* ; and his shop in West Bow, Edinburgh, was a regular house of call for Celts from all parts of the Highlands, to whom it was familiarly known by the name of *A' Cheàrdach*.

## 'S E NIS AN T-AM.

AIR FONN—"*Scots wha ha'e.*"

'S E 'nis an t-àm, a chlann mo ghaoil,
Bhur cuibhreach teann a chur mu sgaoil,
'Us tìr nam beann a dheanamh saor
Bho dhaorsa chruaidh nan daoi.

'S e 'nis an t-àm dhuibh dùsgadh suas,
A thoirt bhur còir a mach le buaidh;
Mu 'n sgriosar ás bhur cainnt 's bhur sluagh
Mar thràillean truagh a chaoidh.

An innsear anns gach linn 'n 'ur déigh,
A shliochd nan sonn 's a shiol nan treun,
Nach dion sibh còir bhur dùthcha féin
'N uair rinneadh eucoir ribh?

'N uair 'tha bhur mnathan 'us bhur clann,
'G an toirt 'n am braighdean bho gach gleann;
'S bhur sliochd 'g am meas mar sheilbh nam beann,
Nach 'eil an t-àm dhuibh strìth!

'M bheil neach 'n 'ur measg gun uaill gun stàth,
'Ni ri luchd-fhòirneart miodal tlàth;
Tha riaraichte le 'bhi 'n a thràill
'S a bhi gu bràth fodh chìs?

'M bheil clann nan Gàidheal treun a bh' ann,
A dhion ar tìr an strìth nan lann,
Gu 'bhi 'n an dìobaraich 's gach àm
Aig coigrich Ghall 'g an claoidh?

Ach seasaibh-se gu dìleas suas,
An taic a chéile mar bu dual;
Cha chùram dhuibh nach toir sibh buaidh,
'Us saorsa bhuan r' a linn.

'S sin innsear anns gach linn 'n 'ur déigh,
A shliochd nan sonn 's a shiol nan treun,
Gu 'n dion sibh còir bhur dùthcha féin
'N uair 'nithear eucoir ribh.



## A' CHATHAIR GHAIDHLIG.

AIR FONN—"*Faigh a nall dhuinn am botul.*"

GUR binn leam an sgeul ud
  A leugh mi Di-luain,
Mu Chathair na Gàidhlig
  An tràth so 'bhi suas;
'Us cànan nan àrmunn
  Nach d' fhàilnich 's an ruaig,
An diugh mar bu chòir dhi
  'Toirt eòlais do 'n t-sluagh.

'Mhicionmhuinn, a charaid,
  Bi fearail 's bi cruaidh,
Gu eachdraidh nan laoch ud
  A sgaoileadh le buaidh,
'Us lànachd na Gàidhlig,
  A bàrdachd 's a duain,
'S an dìleab a dh' fhàg i
  Dean làidir 'us buan.

Thoir fios do na gàrlaoich
  Le 'm b' fheàrr i 'bhi marbh,
A dh' aindeoin an càinidh
  Nach fhàg iad i balbh;
Ach mairidh i làidir
  Gun fhàilinn 'n a dealbh,

Cho cinnteach ri cànan
  A Bhabail a dh' fhalbh.

A' chainnt a rinn cliùiteach
  Dhuinn dùthaich nam beann,
'Us cànan ar sìnnsir
  Na dìobradh an clann;
'S i dhùisgeadh gu sunnt iad
  'N àm rùsgadh nan lann,
'S cha chuir sinn air chùl i
  Le mùiseag nan Gall.

'Us càirdean na Gàidhlig
  Nach d' àicheidh i riamh,
Nach fhuiling a reubadh,
  'S a dh' éireas 'g a dion,
Ged sgaoileadh bho chéil' iad
  Le eucoir nach b' fhiach,
Tha spiorad an sìnnsir
  'N an inntinn 's 'n an gnìomh.

'S bidh fhathast a càirdean
  Mar bha iad bho chian,
An dùthaich nan àrd-bheann
  An àite nam fiadh;
Gu curanta' làidir,
  Gu blàth-chridheach fial,
'S an còmhradh gach là
  Ann an cànan nam Fiann.

## GU MA SLAN DO 'N OIGFHEAR.

AIR FONN—"*Bha mi 'n dé 'm Beinn-Dòrain*".

Gu ma slàn do 'n òigfhear
  A sheòl an raoir bho 'n chala so;
Gu 'n robh gach dùil 'g a threòrach'
  'S 'g a chòmhnadh mar 'bu mhath leam e;
Cha chreidinn riamh bho chàch e
  Gu 'm faca mi 's a' bhàt' e,
Gu 'm fàgadh e gu bràth mi,
  'S nach robh ach bàs a sgaradh sinn.

'N uair 'dh' fhàg e air an tràigh mi
  Bha m' inntinn làn 's cha 'n annasach;
An aon fhear 'thug mi gràdh dha,
  'S a thug a làmh 's a ghealladh dhomh,
Air seòladh do na h-Innsean,
  'S gun fhios gu bràth an till e;
'S bidh mise 'n so fodh mhì-ghean,
  Ag cuimhneachadh a charthannais.

Marbh-phaisg air an t-saoghal,
  Gur caochlaideach an sealladh e!
Cho làn a dh' fhoill 's a dh' fhaoineis
  A bheir a thaobh a dh' aindeoin sinn;
Ma leagas sinn ar n-inntinn
  Air cuspair gaoil no dìleas,
Faodaidh sinn 'bhi cinnteach
  Nach bi iad leinn ro mhaireannach.

Sin mar 'dh' éirich dhòmh-sa,
'S cha leigheis deòir mo ghalair dhomh,
'S mi 'n diugh ag caoidh an òigfhir
'Bu bhòidhche 'bh' anns an fhearann so;
Na 'm faighinn fhéin mo dhùrachd,
Ged bhiodh mo chàirdean diùmbach,
Gu 'm b' e mo mhiann 'bhi dlùth dha,
Ge b' ann fodh smùid nam marannan.

Gu ma h-olc do 'n bhàillidh
A rinn mo ghràdh a sgaradh uam,
'S a dh' fhuadaich thar an t-sàil e
Gu ànrath agus allaban!
'N uair 'chi mi thall an fhàrdach
'S an deachaidh Ruaraidh àrach,
'S i 'n diugh gun cheòl, gun mhànran,
Do 'm b' àbhaist a bhi caithreamach.

'N uair 'chruinnicheas an còmhlan
Di-dòmhnuich 's ann 'bhios smalan orm,
'S a chi mi chathair bhrònach
A bhios an còmhnuidh falamh dhomh,
Cha 'n fhaic mi 'measg mo chàirdean
A ghnùis 'bu chiùine deàrrsadh,
'S an t-sùil a bha cho blàth dhomh,
'S cha toireadh càch an aire dhuinn.

'N uair 'theid mi 'mach do 'n fhàsach
A dh' fhaicinn blàth nan gleannanan,
'S a chì mi far am b' àbhaist
Dhomh mànran le mo leannan ann,

Cha 'n fhaic mi ròs no neòinean,
  'S cha chluinn mi cuach no smeòrach
Nach cuir na m' chuimhn' an còmhradh
  'Bhiodh againn òg 'us amaideach.

Ach gheall e dhomh 'bhi dìleas,
  'S nach dìobradh e r' a mhaireann mi,
'S ma thèid a chliù r' a shìnnsir
  Cha chuir e lìn a mheallas mi.
Ach ma 's e 's nach till e,
  Bidh mise truagh a chaoidh dheth,
'S bidh 'ìomhaigh beò na m' inntinn
  Gu 'n sìnear anns an anart mi.



## AN T-UAN.

Tha thus' an sin ag cluich mu 'n tom
Cho aoibhneach ait gun ghò,
Gun fhoill, gun cheilg, a' tàmh na d' chom,
Cho glan, gun ghaoid, gun leòn ;
Gun fhios agad gu 'n tig an t-àm
'S an téid an sgian na d'fheòil,
'S ged tha do chrioch a' tarruing teann,
Tha thu gun dragh gun bhròn.

Ged nach 'eil naimhdeas agad fhéin
Do dhùil 'tha fodh na neòil,
Tha mìlltean ann a bheir ort beum,
'S iad air do bheatha 'n tòir ;
Ged tha thu beò gun lochd gun bheud,
Cho ionraic air gach dòigh,
Thig binn a' bhàis ort aig an fhéill,
'S do reic air son an òir.

Bi 'cluich, ma ta, gu 'm bi thu sgìth,
Bi son' fhad 's 'tha thu òg,
Cho fad' 's a dh' fhàgar thu 'an sìth
'S do mhàthair na do chòir ;
Bha mise uair 'us bhithinn fhìn
A' ruith leat aig a' chrò,
Gun smaointinn air gach cath 'us strìth
'Bha romham anns an ròd.

'S thug thusa gu mo chuimhn' an diugh
Na làithean sona ciùin
'N uair 'bhiodh tu 'falbh agam na m' uchd,
'S ga d' altrum air mo ghlùin ;
'Us bheirinn cuairt a bhuain nan lus
A bhiodh a' fàs fodh 'n driùchd,
'Us eòin nan geug a' seinn am puirt
Fodh sgàil a' bharraich ùir.

Dean thusa gàirdeachas an diugh
Air maduinn d'òige fhéin,
Fhad 's 'tha thu slàn an corp 's an cruth
'S gun chùram ort fodh 'n ghréin ;
'N uair 'chluinneas mise fuaim do ghuth
'S do chluaineis fhaoin gun chéill,
Bidh m' inntinn thall ri taobh nan sruth
Mu 'm bithinn leat a' leum.

Ma théid do chùmhnadh fada beò
Tuigidh tu 'n sin mar chàch,
Nach 'eil 's an t-saoghal so ach sgleò
'S cha bhi sinn ann ach geàrr ;
Ma gheibh sinn aodach agus lòn
Cha bhi sinn fada ceàrr,
'S ma bheir iad dhut-sa criomadh feòir
Tha d'aodach ort mar tha.

## DOMHNULL CRUAIDH AGUS AN CEARD.

Bha gille còir 's a' bhail' ud shuas
Air am bheil sgeula bochd r' a luaidh,
'N uair 'thachradh dha 'bhi thall air chuairt
Mu thigh an òil—
Mhilleadh e 'n sin gach sgillinn ruadh
Dhe 'chuid a' pòit.

Is iomadh oidhche, fliuch 'us sgìth,
A chluinnte suas e troimh na glinn,
'Us luinneag aig' air òran binn,
Mur biodh e làn ;
Ach mar 'bu tric' b' e taobh an tuim
A leabaidh tàimh.

Chaidh 'innse 'Dhòmhnull mìlltean uair
Nach biodh e 'chaoidh 'n a dhuine buan,
'S gu 'n tigeadh crìoch air a bhiodh truagh—
'Us sin gun dàil ;
Ach cha do thuig e fhéin no 'n sluagh
Gu 'm b' ann le ceàrd.

Air oidhche ghruamach, ghreannach, fhuar,
Mu eadar dà-uair-dhiag 'us uair,
Bha smùdan math air Dòmhnull cruaidh,
Ach ged a bha,
Chaidh aig' air dìreadh ris a' bhruaich
Gun mhóran spàirn.

Ach 'n uair a nochd e ris a' ghleann,
'S a thog mo laochan suas a cheann,
Chunnaic e tein', aig Creag-nam-meann,
A bhruicheadh tarbh,
'S mu 'n cuairt dheth daoine 'ruith 'n an deann
Le caithream gharbh.

Shocraich e 'chasan air an t-sliabh,
'S dh' fhosgail e 'shùilean farsuinn fial,
'S ghuidh e air Rìgh nan dùl a dhion
A laimh a nàmh;
'S gur cinnteach, ma bha 'n sealladh fior,
Gu 'n robh e 'n sàs.

" Ach, bàs no beath'," thuirt Dòmhnull cruaidh,
" Cha mhisde balach làn na cuaich',
'S fheàrr dhomh mo shearrag a chur uam
Mu 'n tig a' ghràisg,
'S na th' air a grunnd a sguabadh suas
Mu 'm faigh mi bàs."

Thug so do Dhòmhnull tuilleadh neart,
'S an uair a bheachdaich e gu ceart,
Chual' e pìob-mhór a' seinn le sgairt,
'S a duis gu h-àrd,
'S na dannsairean a' leum gu h-ait
Aig banais ceàird.

Mar nach 'eil ciall aig fear na misg,
'S ann a ghabh Dòmhnull sios 'n am measg ;

Leum e do 'n dannsa beò 'us brisg,
'S a' bualadh làmh ;
'Us dh' eubh an ceàrd le glaodh a chlisg
Na bha 'n a dhàil !

Mhionnaich e 'Dhòmhnull, 's cha b' ann fann,
E 'thoirt a chasan leis gu teann,
Mu 'm biodh gach fiacaill 'bha 'n a cheann
Aige fodh 'shàil—
'S e 'cur a chòta dheth 'n a dheann
Gus a bhi 'n sàs.

Ach cha robh fios aig air gach buaidh
A thug a dhùirn do Dhòmhnull cruaidh,
'S a liuthad cath 's 'n do chuir e 'n ruaig
Air laoch a b' fheàrr
Na luidean bochd, gun fhuil gun uaill,
A dh' ablach ceàird.

Thug Dòmhnull ceum no dhà gu taobh,
'S sheas e gu daingeann air an fhraoch,
Sheall e mu 'n cuairt dheth air an laoisg
'Bu mhiosa greann ;
'S thuig e gu 'm b' fheàrr dha cumail saor
Na 'dhol 'n an ceann.

Ach dhruid na naimhdean air mu 'n cuairt,
'Us cha robh aig' ach bàs no buaidh—
" Obraich a nis, a Dhòmhnuill chruaidh,"
Thuirt e ris fhéin,

" 'S ged 'chailleadh tu do cheann 's do ghruag,
Gu bràth na géill."

Thòisich an slachdadh thall 's a bhos,
'Us sguir a' phìob 'us gàir nan dos ;
Ach cha d' thug sin am blàr gu clos,
No coltas sìth—
Bha Dòmhnull cruaidh 's an ceàrd Iain Ros
Cho garg a' strìth.

Ach chaidh an ceàrd a chur ri làr,
'S bha 'n cuiridh, Dòmhnull cruaidh, gu h-àrd—
Chuir sin an cuthach glan air càch,
An rìgh 's an triath
'Bhi air a cheannsachadh le tràill
Nach fhac' iad riamh.

Chruinnich gach duine, bean, 'us clann ;
Rug iad air chasan air 's air cheann—
Gach poit 'us cuach, gach spàin 'us bann,
'N an sad mu 'dhruim—
Dhùisgeadh mac-talla Chreag-nam-meann
Le fuaim a chuim.

Sgapadh an teine 'n ear 's an iar,
'S an ceàrd ag eubhach " sleagh no sgian "
A chuireadh air a nàmhaid crìoch
An ùine gheàrr ;
Ach rinn an dorchadas a dhion
Bho ghnìomh cho nàr.

Cha chluinnte nis ach "Och" 'us ràn,
'Us tarruing ghruag 'us bualadh làmh ;
Ach fhuair mo Dhòmhnull cruaidh á sàs,
Gu fuilteach fann,
'S e 'toirt a mhallachd air a' cheàrd
A mhill a cheann.

Tha nis an gaisgeach, Dòmhnull cruaidh,
Gu tosdach balbh ag cnàmh 's an uaigh ;
Eadar a' mhisg agus droch fhuachd
'Us cath a' cheàird,
Chaidh Dòmhnull còir a sgaradh uainn
Gu tìr a 's fheàrr.



## CLANN NAN GAIDHEAL.

Chaidh na rainn so a leubhadh aig coinneamh bhliadhnail Comunn Gàidhealach Oil-thigh Dhun-Eideann.

A chlann nan Gàidheal 'us nan gleann,
'Chaidh 'àrach ann an tìr nam beann,
'S math leam bhur faicinn slàn gun sprochd
'S an t-seòmar bhoillsgeach so an nochd
Cruinn gu bhi 'g éisdeachd cainnt nan sonn,
A labhair Oisean, Fionn, 'us Goll;
Cruinn gu 'bhi 'g éisdeachd cliù nan laoch
'Chaidh 'àrach ann an tìr an fhraoich.

Ged 'tha ar dùthaich corrach cruaidh,
Le creagan àrd ri gàir a' chuain,
'S na beanntan gruamach os an cinn,
'S na h-uillt le 'n caithream troimh na glinn,
Gur iomadh gaisgeach treubhach, trom,
A dhearbh a làmh air muir 's air fonn,
'Chaidh 'àrach suas mu 'stùcan cas,
'S a dh' òl á sruth nam fuaran bras.

Ge lionmhor feachd a dh' fhiach ri 'n claoidh,
Cha d' thug an nàmh iad riamh fodh chìs;
B' fheàrr leis a' Ghàidheal mìlltean bàs
Na uair dhe 'bheatha 'bhi 'n a thràill;

Sheas iad mar charraig dhaingeann theann,
A dhion an còir air tìr nam beann;
'S dh' fhàg iad an cliù gun smal do 'n àl,
Cho fad' 's a bhuaileas tonn ri tràigh.

'S tha sinne, 'n sliochd, an so 'n an déigh,
A' deanamh luaidh air cuid de 'm beus,
'S a' deanamh uaill á cainnt 's á gniomh
Nam fiùran a bha fearail fial;
'S feumaidh sinn seasamh mar 'bu dual
A dhion ar tìr 's a dhion ar sluaigh,
'S ag cumail suas ar cuibhrinn fhéin
De chliù ar dùthcha, 's cainnt nan treun.

Seasaibh gu duineil suas le colg,
'N aghaidh nan coigreach coimheach borb
'Tha 'g iarraidh fàsachadh nan gleann,
'S nach còir a' Ghàidhlig a bhi ann;
An tìr a bh' aig ar sinnsir riamh
A dhòirt am fuil gu tric 'g a dion;
An tìr a cheannaich iad cho daor,
Air son gu'm biodh an gineal saor.

'S ar cànan aosda, blasda, binn,
A labhradh leò air feadh gach linn—
Bhiodh fuaim a ciùil an cùirt nam fleadh,
'S bhiodh fuaim a guth an cath nan sleagh,
A' dùsgadh spiorad treun an t-sluaigh
A thoirt an còir a mach le buaidh;
'Us mheasadh iad mar urram àrd
Gu 'n cluinneadh iad an ainm 's an dàn.

Ach c' àit' a nis am bheil na suinn
A dhion ar srathan 'us ar glinn ?
'Us c' àit' am bheil gach dachaidh bhlàth
'S am faigheadh coigreach bochd a shàth ?
Far an robh ceòl, 'us neart, 'us sluagh,
Cha chluinnear pìob, 's cha chluinnear duan,
'S cha 'n fhaicear òighean maiseach òg'
'S a' mhaduinn Chéitein aig a' chrò !

Tha 'n sliochd air sgaoileadh thall 's a bhos ;
'N an dùthaich fhéin cha 'n fhaigh iad clos,
'Cosnadh an lòin feadh iomadh tìr,
'S 'n an dùthaich fhéin nach fhaigh iad sìth ;
Ach ge b' e àit' anns am bi 'n cuairt,
'S a' bhaile-mhór no thall thar chuan,
Cha chaill iad cuimhn' air tìr nam beann,
'S air cliù nan gaisgeach treun a bh' ann.

Théid ac' ar sgaradh bho na glinn,
'S ar fuadach ás gun lagh gun bhinn ;
Ach cha téid ac' ar cliù mar shluagh,
No cainnt ar màthar a thoirt uainn ;
Ged théid bhur dealachadh bho 'n fhonn,
Biodh cridh' a' Ghàidheil ann bhur com ;
'S dearbhadh bhur giùlan aig gach àm
Gur 'h-airidh sibh air tìr nam beann.

Leanaibh bhur sinnsir anns gach ceum,
'Bha dìleas deas 'an àm an fheum :
Mar leóghainn gharg' air raoin a' chath,
'S cho suairce sèimh 'an cùirt nam flath.

Seasaibh bhur dùthaich 'us bhur cainnt,
'S air beachd nan Gall na tugaibh taing ;
'Us théid bhur n-eachdraidh glan gun bheud,
Air feadh gach linn a thig 'n 'ur déigh.



## SEALLADH AIR OISEAN.

Air feasgar ciùin, sàmhach, 's an earrach,
'S mi 'tearnadh bho bhearradh nam mór-bheann,
An smeòrach a' seinn air gach bealach,
'S na h-uillt a' dol thairis le 'n crònan,
Gu 'n d' fhuair mi 's an àite sin sealladh
'Rinn m' inntinn 'us m' anam ro bhrònach ;
'S ma dh' fhaodas mi cuibhrionn dheth 'aithris,
Na measaibh an ealain so gòrach.

'N a shìneadh fodh spògan na daraig
Bha laoch a bha fearail 'n a chòmhradh,
Bha 'fhiasag 's a ghruag mar an canach
Mu 'ghuaillean 's mu 'bhroilleach 'g an còmhdach ;
Bha 'chlàrsach ri 'thaobh air a' charraig
'S a teudan 'g an tarruing fodh 'mheòirean ;
'Us sheinn e na rainn so a leanas :—
Na 'm b' eòl dhomh an aithris air dòigh dhuibh—

" Thig làmh rium, a chlàrsach mo sheanar,
Bu bhinn leam thu 'n earrach na h-òige,
'N uair 'bhuailinn do theudan le deannal
An àm a bhi 'tional nan còmhlan ;
An talla na h-uaill 'us na caithreim,
'S an cluinnte mar aingil na h-òighean,
'Toirt ciùil dhuinn air cliù an cuid leannan,
'S air euchd an cuid lannan 's a' chòmhstri.

Thig làmh rium, a chlàrsach, car tamuill,
'S gu 'n seinn sinn, mu 'n dealaich sinn, òran,
Mu 'n càirear gu bràth sinn 's an talamh,
'S gun aon ann a mhealas ar còmhradh ;
Na glinn a bha làn tha iad falamh,
Gun daoine, gun tighean, gun cheòl annt',
Tha 'm bàrd 'dheanadh dàn agus ealain,
'S an clàrsair 'n an cadal fodh 'n fhòd ann.

Ach c' àit' 'eil na h-àrmuinn 'bha duineil,
'Chaidh 'àrach mu mhullaich a' cheò ud ?
'N do bhàsaich an t-àlach ac' uile,
'S na glinn so gun duine gun chòmhnuidh ?
Cha chluinn mi ann Gàidhlig no luinneag,
Ach nuallan na tuinne cho brònach ;
Tha caoirich 'us féidh air gach tulach,
An àite nan cuiridh a b' eòl dhaibh.

'N do chaochail na laoich a bha gaisgeil,
A cheannsaicheadh feachdan 's a' còmhrag,
Gu buadharra, cruadalach, smachdail,
Nach lùbach fodh chasan luchd-fòirneirt ;
Fodh shuaicheantas luaineach am brataich,
'S na pìoban le 'n caismeachd ri ceòl dhaibh,
'Cur fuinn air na suinn 'bha gun ghaiseadh,
Nach tionntadh le taise 's an tòrachd ?

Ach sgaoileadh an iar 'us an ear iad
Bho dhùthaich an seanar 's an eòlais,
An dùthaich a dhion iad cho fearail,
'S a dhòirt an cuid fala 'g a còmhnadh,

Na fàrdaichean blàth' agus geanail,
   An diugh cha 'n fhaigh ainnis a lòn annt',
'N an làraichean fàsail fodh smalan,
   Ag caoidh mar a sgaradh an glòir dhiubh.

Ge tric thàinig naimhdean le caithream
   'Thoirt cìs dheth ar fearann le dò-bheairt,
Le 'n airm-chogaidh rùisgt' air an tarruing,
   'Teachd dlùth do ar cala le mòr-chuis ;
'S ann 'phill iad gun inntinn gun anam,
   Le àireamh 'bu ghainne na 'thòisich,
Mar 'philleas na garbh-thuinn bho 'n charraig
   'Ni gàire le fanaid ri 'm bòilich,

Nach caochlaideach, faoin, agus carach,
   An saoghal so 'mhealladh gach seòrsa ?
Tha linn agus linn a' dol thairis
   'S cha till iad a dh' aithris an sgeòil dhuinn ;
'Us càirdean mo ghràidh-sa nach maireann,
   A sheasadh mar charraig 's a' chòmhraig,
Ge b' àrdanach, laidir an ceannas,
   Tha 'n àlach gun fhearann gun chòmhnuidh.

Ach slàn le mo chàirdean nach maireann,
   'S le glinn agus beannaibh mo shòlais ;
'Us slàn leis na fiùranan fallain,
   'S le ciùil agus caithream na h-òige ;
'Us leibh-se, mo rìbhinnean geala,
   Mar reultan gun smal ag cur sgleò orr' ;
Cha chluinn mi 'n guth binn aig an ainnir
   A' seinn aig a' mhainnir gu ceòlmhor !

Tha 'n ceò ag cur smùid mu na meallan,
  'S tha mise fodh 'n daraig na m' ònar,
Tha bròn agus tùrsa air m' anam
  'S an nochd cha tig caraid ga m' fheòrach ;
Ach slàn leat, a chlàrsach mo sheanar,
  Chaidh crìoch air gach ealain 'us òran,
'Us càirear gu bràth sinn 's an talamh,
  'S gun aon ann a mhealas ar còmhradh ! "



## M' ANNSACHD.

Air fonn—" *Moladh na Lanndaidh.*"

Thoir an t-soiridh so gu m' rùn,
An té dhonn a 's guirme sùil,
Com a' mhànrain, 's bial a' chiùil—
'S tha iomadh cliù air m' annsachd.

Na mo chadal 's na mo dhùisg
Bidh a cruth am beachd mo shùl,
'S bidh mo chridhe trom gun sunnt
Gu 'm faigh mi dlùth do m' annsachd.

Cha 'n 'eil ròs a' fàs fodh 'n driùchd,
Cha 'n 'eil sneachd' air bhàrr nan stùc,
'S cha 'n 'eil nighean rìgh no diùc,
A 's glaine gnùis na m' annsachd.

Ged a mhill i orm mo chiall
'S i mo roghainn i 's mo mhiann—
Cha 'n 'eil ceum a ni mi 'thriall
Nach fhaic mi ìomhaigh m' annsachd.

'S truagh nach robh mi le mo ghràdh
Far nach fhaicte sinn le càch,
Gus an innsinn dhi mo chàs,
'S mar 'tha mi 'n sàs aig m' annsachd.

'N uair a théid an tigh gu tàmh
Bidh mi 'sgrìobhadh aig mo chlàr
Gus am bheil mo ghruag air cnàmh
  A' deanamh dàin do m' annsachd.

'S ged a leanainn air gu bràth,
Cha chuir sin mo ghaol ni 's fheàrr,
'S ni mi 'chrìochnachadh 'n a thràth,
  'S a chur thar sàil gu m' annsachd.

'S mar a faigh mi oirre còir
Bidh mi truagh dheth ri mo bheò;
Cha 'n 'eil ni 'tha fodh na neòil
  A bheir dhomh treòir ach m' annsachd!



## AN UAIGH.

Do 'n t-seòmar bheag so thig gach aon,
Ged tha e dorcha, cumhann, caol,
'S caidlidh iad uile taobh ri taobh,
Gu sìochail réidh ;
An so gheibh luchd na trioblaid saor
Bho 'n dragh gu léir.

Tha 'n òigh an so 'bu bhinne guth,
'Bu ghile làmh 's bu ghrinne cruth,
'S a com a bha mar eal' an t-sruth,
Gun dreach gun bhlàth ;
'S a cuailean dualach, clannach, dubh,
Gun chìr air cnàmh.

Gach bochd 'us beairteach, lag 'us treun,
An duine baoth 'us fear na céill,
Cha 'n aithnichear aon dhiubh seach a chéil',
An so fodh 'n fhòd ;
'S có dhiubh a b' olc no math am béus
An tìr nam beò !

Bho linn gu linn tha thusa, 'uaigh,
Gun diobradh ag cur ás do 'n t-sluagh,
Gun iochd, gun fhaireachadh, gun truas,
Ri glaodh nam bochd,

'Tha tric 'n an seasamh air do bhruaich
Ag caoidh fodh sprochd !

Is iomadh dìlleachdan gun treòir,
'Us bantrach bhochd a rinn thu 'leòn,
Le 'm maotharanan lag gun ghò,
Gu falamh, fuar ;
'S am fear a choisneadh dhaibh an lòn
Gu balbh fodh d' bhruaich !

Ach 's coma leat-sa rìgh no tràill,
Ni thu 'n t-aon chàirdeas ris na dhà,
'S feumaidh sinn uile teachd na d' dhàil,
'N uair 'thig an t-àm ;
'S e sin a thachair do gach àl
'Us linn a bh' ann !

Cha 'n 'eil 's an uaigh ach duslach fuar,
'Us gheibh an ùir na thug i uaith',
Ach c' àit' am bheil an t-anam buan
'Bhios siorruith beò ?
Cha tig a h-aon air ais de 'n t-sluagh
A dh' innse 'n sgeòil !

Gach linn a thig no 'thàinig riamh,
Tha 'n uaigh gun sgur 'g an slugadh sios,
Tha aois 'us òige 'ruith gu dian,
'S a' tuiteam leis ;
Ach c' àit' am bheil iad uil' a' triall ?
'S i sin a' cheist !

Tha sin am falach air gach sùil
Ach gliocas siorruith Rìgh nan dùl,
'S 'n a laimh-san fàgaidh sinn ar cùis,
Do 'n aithn' ar neart—
Ughdar gach sonais, beath', 'us iùil—
Ni Esan ceart.



## SGITH.

Am bheil thu sgìth, mo bhràthair bhochd,
Fodh t-uallach dhraghail fhéin?
Tha 'm bruthach trom 's do shaothair ghoirt,
A' lagachadh do cheum;
Tha 'n dorchadas a' tuiteam ort,
'S a' falach ceum do réis,
'Us iomadh garbhlach agus slochd,
Mu 'n ruig thu 'n còmhnard réidh.

Mar sheòladair air bhàrr nan stuadh,
'S air iomairt feadh nan tonn,
Na speuran iorghuilleach fo ghruaim,
'S an doinionn air a bonn;
Ach duineil treun ri àm a' chruaidhs,
Ged tha na cuantan trom,
Tha dòchas beò g' a chumail suas,
'S le buaidh gu 'n ruig e fonn.

Cha 'n 'eil a h-aon am measg an t-sluaigh,
Aig nach 'eil uallach fhéin,
'S a liughad mìle deòraidh truagh,
'Tha 'n sàs fo chuibhreach geur;
Gach inbhe, saibhreas, agus uaill,
Seargaidh iad ás gu léir;
A' dearbhadh nach 'eil sonas buan,
Ri 'shealbhachadh fo 'n ghréin.

Ach cuir do dhòchas anns an Triath,
'S bheir sin dhut misneach ùr,
An ceum do dhleasanais a' triall,
'S a reachd dhut mar reul-iùil;
Faodaidh na cathan a bhi dian,
Ach théid iad uil' air chùl,
Thig sìth 'us fois an déigh nan sion,
'S an déigh nan cath an Crùn.



## MADUINN NA SABAID.

NACH àluinn, maiseach, tosdach, ciùin,
'Tha 'ghrian ag éiridh suas;
'S na gathan tlàth 'tha teachd bho gnùis
'Cur aoidh air tìr 'us cuan!
Dh' fhuadaich i 'n dorchadas air chùl,
'Us dhùisg i 'mach le buaidh;
Sin mar a dh' éirich Rìgh nan dùl
Bho chumhachd bàis 'us uaigh,
Air maduinn chaoimh na Sàbaid naoimh
Le saorsa bhuan d' a shluagh.

Do 'n neach 'tha saoithreachadh gu cruaidh,
Fodh iomadh cuibhreach sgìth,
Tha 'mhaduinn so gu sèimh ri luaidh
Air teachdaireachd na sìth,
Mar éarlais air an fhois 'tha shuas
Nach tig gu bràth gu crìch,
Am measg nan sluagh a tha bith-bhuan,
Far nach tig bròn g' an claoidh,
An t-Sàbaid chaomh am measg nan naomh,
Nach tig gu ceann a chaoidh.

Tha gnìomh do làmh an diugh, a Thriath,
A' taisbeanadh do rùin,

Na nèamhan shuas 's an talamh shios
  Ag àrdachadh do chliù.
Air son do chaoimhneis shuilbhir, fhial,
  'S do mhaitheis do gach dùil,
Gun aois, gun chaochladh ort gu sior,
  'S bha thu mar sin bho thùs;
Bho linn gu linn bidh òran binn
  Air glòir do rìoghachds' ùr.

Cò 'thuigeas òirdhearcas do neirt,
  'Thug beatha do gach cré,
'S na mìlltean saoghal 'tha fo d' reachd
  Air feadh a' chruinne-ché?
Tha 'n gluasad uile fo do smachd,
  'S an earbsa riut gu léir,
'S na cumhachdan a dhealbhadh leat
  Gun tàmh a' cur 'an céill
Do chliù mar Rìgh os cionn gach nì
  A rinneadh leat gu léir.

Ge mòr do chumhachd, 's àrd do ghlòir,
  Eisdidh Tu glaodh nam bochd;
'S ann uait a thig gach neart 'us treòir,
  'S Tu 'mhaitheas dhuinn ar lochd.
Do làmh a' sgaoileadh maoin do stòir,
  'S gach dùil a' feitheamh ort,
Gach tràth Thu 'g ullachadh dhuinn lòin,
  'S do shùil gun suain, gun chlos;
'S bho d' chòmhnuidh shuas tha 'ghnàth do chluas
  Ri glaodh do shluagh a bhos.

Tha 'mhaduinn so 'n a dearbhadh ùr
 Dhuinn air do chaoimhneas caomh,
Tha 'n cruinne-cé le iomadh cliù,
 A' seinn Dut air gach taobh;
'S an dream a dh' earbas riut an cùis
 Freagraidh Tu iad gu caoin,
Cha chuir Thu dòchas neach air chùl,
 'S cha mheall Thu air a h-aon;
'S air bàs 'us uaigh gu 'n toir iad buaidh
 'Us gheibh iad duais gu saor.



## DUTHAICH NAN LAOCH.*

Tha m' inntinn le dùrachd an dùthaich nan laoch,
Nan coireachan ùdlaidh, 'us stùcan an fhraoich,
Nan cluaineagan cùbhraidh, 's nan srùlagan caoin,
'S nan cruinneagan cliùiteach a dhùisgeadh mo ghaol.

'N uair dh' éireas a' ghrian ann an sgiamhachd a glòir,
A' deàrrsadh mar sheudan air sléibhtean a' cheò;
Na blàthan fodh 'n driùchd air an crùnadh le òr,
'S feadh ghleann agus chrann cha bhi ganntar air ceòl.

'S i dùthaich nan treun leis an éireadh gach buaidh,
'S nam fiùranach gleusda nach géilleadh 's an ruaig;
'N uair a thàirneadh iad geur-lannan beumnach á truaill,
Bhiodh euchdan 'us creuchdan 'g an reubadh roimh 'n cruaidh.

Gu curanta làidir, cha 'n fhàsadh iad trom,
A' sgiùrsadh gach nàmhaid 's an càbhlach bho 'n fhonn,

* A Translation will be found further on.

'S ge gruamach 's na blàir iad mar bhàrcadh nan tonn,
Bha càirdeas 'us bàigh ann an nàdur nan sonn.

Chaidh an àlach a' ruagadh gun truas ás na glinn,
'S am fuadach thar chuantan mar uallach gun bhrìgh ;
Ach deàrrsaidh am buadhan 's an suairceas 's gach tìr,
'S an dualchas a fhuair iad cha 'n fhuaraich e chaoidh.

Ach tillidh na fiurain gu dùthaich nan laoch,
'Us dùisgidh ar rùn dhi ás ùr ann an gaol ;
Bidh ceathairnich lùghmhor a' tionndadh gach raoin,
Gun eagal, gun chùram, roimh mhùiseag nam maor.

'S ri cogadh no tagradh a bhagras ar crùn,
Ma thogar a' bhratach ri caismeachd a' chiùil ;
Théid gillean nam breacan mar chleachd iad bho thùs,
Air toiseach nan gaisgeach gun taise 'n an gnùis.



# TRANSLATIONS.



## MY BONNIE NATIVE GLEN.*

*(Translated by "Fionn.")*

When the simmer bricht returnin',
  Decks each grove and buddin' tree ;
When the birds amang the branches
  Are a' pipin' loud and free ;
An' the bairnies fu' o' glee
  Pu' the roses in the den,
O! 'twere dear delight tae wander
  In my bonnie native glen.

In my bonnie native glen,
In my bonnie native glen,
O! 'twere dear delight tae wander
In my bonnie native glen.

At the early peep o' mornin'
  When the grass was wat wi' dew,
Amang the woods o' hazel
  Gaily sang the shy cuckoo ;

* For the Original see page 1.

An' the calves, clean daft wi' joy,
Gae'd a' friskin' roun' the pen—
Now we've nae sic scenes o' gladness
In my bonnie native glen.

When the lasses gae'd a-fauldin',
Aft I joined the merry thrang;
In their hands their milkin' coggies
An' frae ilka voice a sang;
While the echoes sweet an' clear
Wad gi'e answer frae the ben—
But we hear nae mair their liltin'
In my bonnie native glen.

In the gloomy winter e'enin's
Roun' the ingle gather'd a',
An' wi' music, mirth, an' dancin'
There we wiled the hours awa';
Or the auld folks aiblins tauld
O' the brave an' mighty men,
That were ance the pride an' glory
O' my bonnie native glen.

There was routh o' sport an' pleasure
Tae keep a' the young in glee;
For the loch, the moss, the muirlan'
Then tae a' alike were free;
Now the bailiff's keepin' ward
On each streamlet, creek, an' fen;
An' ye daurna fish a burnie
In my bonnie native glen.

Now the dwellin's are in ruins,
  Where ance lived a gallant clan ;
Their's was aye the frien'ly welcome,
  An' their's aye the open han' ;
Aft the needy an' the puir
  Found a place at their fire-en' ;
Now, alas ! there's nane tae greet them
  In my bonnie native glen.

Like mist upon the mountains
  Our youthfu' days did glide ;
Now our kin an' auld acquaintance
  Are scattered far and wide ;
An' some mair are sleepin' soun'
  'Neath the shadow o' the ben,
That were ance baith leal an' hearty
  In my bonnie native glen.

But fare ye weel each fountain,
  Each dell an' grassy brae,
Where aft the kye I herded
  In boyhood's happy day.
When Life's gloamin' settles down,
  An' my race is at an' en',
'Tis my wish that Death should find me
  In my bonnie native glen.

## THE MAID OF BALLYCHRO.*

*(Translated by Mr. D. Mackay, Ledaig.)*

ONE day I roamed among the heights
  Where crag on crag is piled,
Where antler'd herds delight to dwell
  'Mong gorges lone and wild :
A hoary mist fell on my path,
  Night's shades were falling low,
When like a star shone on my way
  The Maid of Ballychro.

In accents sweet she calmed my fears,
  And kindly bade me stay
Until the sun with kindly beam
  Should chase the clouds away ;
A couch of heather, soft and dry,
  She would for me prepare,
And to my wants and comforts all
  Attend with willing care.

There's many a dewy rosebud red
  Ne'er praised by human tongue,
There's many a beauteous maiden bright
  That minstrel ne'er has sung ;

* For the Original see page 17.

But never did the dewdrop rest
  On rose so sweet and rare,
Nor Beauty grace a court or hall
  Like Mary young and fair.

Though I might wed a lady fair
  With coffers filled with gold—
That riches bring but cross and care
  'S a tale that oft was told—
I'd rather list the cuckoo's voice
  As through the glen I'd go
Among the kine, alone with thee,
  Fair Maid of Ballychro.

And when so light at dewy morn
  She treads the heather-bell,
And tunes her joyous matin lay
  Down in the hazel dell ;
The birds that carol to their brood
  Upon each leafy bough
In silence listen to thy lay,
  Fair Maid of Ballychro.

Her eye, so beaming soft and mild,
  Bespeaks a mind that's pure,
Her graceful form and bounding step
  A healthy frame ensure ;
Sweet beauty, modesty, and love,
  Enrobe her white as snow—
A lily by the fountain thou,
  Fair Maid of Ballychro.

May richest blessings crown her life
  In gladness as of yore—
Her lovely face and image bright
  Shall haunt me evermore ;
My mem'ry shall with fondness dwell,
  Till death shall lay me low,
On her who first inspired my lay,
  The Maid of Ballychro.



## THE DRUNKARD'S HOME.*

*(Translated by the late Mr. P. Macnaughton.)*

Upon a cold, dark winter night,
  As I came up the street,
With hail-stones, driven by northern wind,
  Fast falling round my feet,
A puny boy, with eyes in tears,
  And features thin and wan,
Came, wringing both his little hands,
  And wailing as he ran.

His home-made garb was scant and thin,
  His bones the shreds came through ;
While through each rent the frosty wind
  With chilling keenness blew.
" My little boy," I kindly said,
  " Why hast thou hither come,
When every creature in the land
  Finds shelter in its home ? "

" Och ! " in calm words to me, he said,
  His eyes suffused with tears,
" My father up in yonder inn
  Is drunk among his peers ;

* For the Original see page 66.

My wretched mother dying lies,
With baby at her breast—
In death, I fear, ere morning comes,
That she will be at rest."

I with him then retraced my steps,
To find if it were so ;
For the wise Preacher has advised
To seek the house of woe—
If done in earnest, and for peace,
The smallest gracious thing
Shall never unrewarded go
By Heaven's glorious King.

When we came to the naked home
There was no sound of joy,
But from each pining feeble breast
The plaint and heavy sigh ;
The wife was lying on the floor,
Stretch'd on a thin cold board :
While eight or nine young children by
For sustenance implored.

What mother but would sickly pine
To hear their famish'd cry,
And see the infant of her breast
Unwarm'd, unnourish'd lie,
While he who should be their support,
O'er-ruling them in love,
But scared them with his angry voice,
Whose ways their death would prove ?

Though every wild beast of the fields
  Provides its young with food,
And every bird that cleaves the air
  Sustains its callow brood ;
The drunkard, destitute of sense,
  Indulging a wild crave,
Cares not for children, nor for kin :
  To appetite a slave.

But there are many in our land,
  Who bring their race to need,
Instead of rearing them with care,
  Despoiling them through greed ;
Depriving them of food and clothes,
  Wherein they pride should take,
Thus leaving them inert and weak
  The drouth for drink to slake.

And many a modest, gentle maid,
  Famed for her virtues rare,
Brought up in comfort and in love
  Beneath her parents' care,
Has taken to a wasteful sot,
  Coarse, cruel, and unwise ;
Who always wretched made her life,
  And closed in death her eyes.

As I stood pondering on the ills
  Which drunkenness records,
The wretched father blustering came,
  And wrathful were his words ;

Staggering, falling on each side,
  A thrall by drink o'erpower'd,
Fierce-swearing at his little ones,
  Who at his presence cowered ;

And fiercely swearing at his wife,
  Demanding light and fare,
And threat'ning vengeance on her head
  For things that were not there ;
But though her frame was very weak,
  And though her end was near,
Her eye in pity on him dwelt,
  While moved her lips in prayer.

Hoping his courses would be changed
  By the all-Good and Wise
Ere comes the Judge with angry frown,
  Ere close in death his eyes,
She left him and her children calm
  With Him, the orphan's stay,
And closed her eyes in lasting sleep
  Till the Eternal Day.



## THE DESERTED GAEL.*

*(Translated by "Fionn.")*

The darkness descends
  From the wings of the night,
And the mist is encircling
  The steep mountain height;
The friends of my childhood
  Have from me been torn;
Alone in this valley
  They've left me to mourn.

The birds 'mong the branches
  Are singing their lay,
And leaping with joy
  'Mong the sweet budding spray;
Their offspring around them
  Are happy and gay,
But mine have, by death,
  All been taken away!

My brow now is furrow'd
  And shaded with gloom,
For my help-mate once cheerful
  Is laid in the tomb;

* For the Original see page 78.

And three little children,
  Our joy and reward,
Now sleep in the churchyard
  Beneath the green sward.

When winter, stern tyrant,
  Makes all things look bare
To a kindlier climate
  The songsters repair ;
Returning when Summer
  Decks valley and lea--
No seasons can e'er bring
  My friends back to me !

The homes of our fathers
  Are bleak and decayed,
And cold is the hearth
  Where in childhood we played
Where the hungry was fed
  And the weary found rest,
The fox has his lair,
  And the owl has her nest.

No herd-boy's shrill whistle
  Is heard in the vale,
No milk-maid at gloaming
  Hies out with her pail,
Where oft I have heard
  Her sweet song to the fold—
Her rich golden ringlets
  How fair to behold !

The chanter is silent,
No harper is found,
To waken the echoes
From slumbers profound ;
The lads once so buoyant
In innocent mirth,
Oppression has reft
From the land of their birth.

Success to the living
And peace to the dead,
The gloaming of life
Now encircles my head ;
In the grave I'll soon rest
With the friends gone before,
Where sorrow and pain
Shall oppress me no more.



## WHERE I WAS YESTREEN.*

*(Translated by the late Mrs. Mary Mackellar.)*

NANE can tell in a' the warl'
  Where I was yestreen ;
Nane was near but Mary Allan,
  Where I was yestreen ;
Dear the vows gat frae my lassie
  'Neath the birken screen,
In the glen sae fresh an' grassy,
  Where I was yestreen.

Sweet the wild birds sang their carols
  Where I was yestreen.
Dancin' on the boughs sae happy,
  Where I was yestreen ;
Honey dew like incense drappin'
  Frae each leaf sae green ;
An' nae city dust tae darken
  Where I was yestreen.

What cared we for moonbeams gowden
  Where I was yestreen ?
Wavin' boughs were bendin' owre us
  Where I was yestreen ;

* For the Original see page 88.

'Mang the daisies white an' bonnie
Wi' my fairy queen,
Swift the hours flew licht an' happy
Where I was yestreen.

What cared we for worldly treasure
Where I was yestreen ?
Gowd nor lan' could e'er gi'e pleasure,
Where I was yestreen.
Ne'er for ony royal palace
Deck'd in silken sheen,
Would I leave the grove sae rashy
Where I was yestreen.

Whilst I live my heart will linger
Where I was yestreen ;
Wi' the maid sae kind and tender,
Where I was yestreen ;
Till I'm laid in death's cold fetters,
Nought can change, I ween,
All I vow'd to Mary Allan
Where I was yestreen.



## THE LAND OF THE BRAVE.*

*(Translated by Fionn.)*

My thoughts ever seek to the land of the brave,
Where the cataracts foam and the heather-blooms wave,
Where meadows are fragrant and chrystal streams flow,
And comely young maidens my heart set a-glow.

The sun in its glory enlivens the morn,
And jewels the mist which the mountains adorn,
It streams on the flowers bedecking the plain,
And awakens the woodlands with music's sweet strain.

The land that gave birth to the gallant and true,
The home of the brave that defeat never knew ;
When the sword they unsheathed in stern battle's array,
The wounded were many at close of the fray.

'Twas their's not to blench when the foe was at hand ;
Unflagging they pressed him by sea or by land,

* For the Original see page 197.

Yet, though in the onset untamed as the wave,
Full tender and true were the hearts of the brave.

Their sons have been driven from house and from
home,
And forced o'er the ocean in exile to roam;
But their prowess shines ever as clear as the day—
Like the fame of their fathers, 'twill never decay.

But they yet shall return to their dear fatherland,
And we'll welcome, as brothers, that long exiled
band,
To people the hamlet, the valley and glen,
Nor landlord, nor bailiff disturb them again.

If foes shout defiance or ravage our shore,
We'll loyally muster and fight as of yore;
The lads with the tartan still leading the van,
Shall show deeds of valour as Highlanders can.



## THE FICKLE MAIDEN.*

*(Translated by "Fionn.")*

Health be to the lassie
  In yon village near,
She gave me a promise
  But 'twas not sincere ;
When I left her presence,
  Though she seemed so coy,
She went off, the vixen,
  With the young Rob Roy.

I got all things ready
  And was full of glee,
Then invited people
  To our marriage spree ;
They all met together
  Pleasure to enjoy,
But dispersed with cursings
  On the young Rob Roy.

Says the village gossips—
  And they seem so cool,
"Where is now your sweetheart ?
  O, you silly fool !

* For the Original see page 85.

If thou had'st been plucky
  And no simple toy,
Thou would'st ne'er have let her
  With the young Rob Roy."

If I'm spared till Monday
  Hotly I'll pursue,
Till I find some traces
  Of that heartless two.
Then my sturdy shinty
  I will soon employ,
To *improve* the visage
  Of the young Rob Roy.

Yester night when watching
  In the farmer's yard,
Though I lay till morning
  Small was my reward.
Then I cursed the villain
  That did me annoy,
And I vowed I'd "give it"
  To the young Rob Roy.

Once I thought I saw him
  At the dawn of day,
Lurking in the shelter
  Of the stacks of hay.
Down came my shillelah
  His right eye to close—
'Twas MacKenzie's filly
  I hit on the nose.

If I find that fellow
  On this side the grave,
I'll give him a thrashing—
  Nothing can him save ;
Here alone I'm tossing,
  Scanty is my joy,
While my fickle maiden
  Sleeps with young Rob Roy.



## TO JOHN CAMPBELL, LEDAIG.

*(Translated by "Fionn.")*

In reply to a letter containing a sprig of heather, a daisy, and a primrose.

A THOUSAND welcomes, heather sprig,
From high-lands dear to me,
That land which nurtured heroes trig —
Though scattered now they be.
My country's hue adorns thy brow;
Both heat and cold thou'lt ward;
But this endears thee most, I trow—
I got thee from the bard.

Thou daisy meek, of modest mien,
Still wet with dewy spray,
Much I regret that thou hast been
Torn from thy comrades gay;
I fear that thou wilt droop and die
Despite my fond regard;
But I will tend thee well, for why—
I got thee from the bard.

And thou, sweet primrose, young and fair,
Oft plucked with boyish glee
In bygone days, when free from care
I roamed the grassy lea.

* For the Original see page 143.

I'm proud indeed to see thy face,
  Fresh from thy native sward,
Just after leaving the embrace
  Of my dear friend the bard.

In early youth you three have left
  That land you loved so well,
And of those comrades were bereft
  That smiled in yonder dell;
Your mournful lot has just been mine,
  But we must yield to fate,
To dream of happy days langsyne
  Will not improve our state.

May every flower of fairest hue
  Adorn green Ledaig's braes,
All sparkling in the morning dew,
  Fit feast for bardic gaze;
May smiling vale and laughing rill
  The poet's soul inspire,
And like sweet music move his will
  Afresh to tune the lyre.



## HAIL TO THE ISLE OF SKYE.*

*(Translated by Mr. Neil Ross.)*

O hail to thy summits,
The stag's verdant dwelling,
Thy dells that are buried
    In desolate gloom !
The rigours of winter
Thy passes do enter ;
And groves by the tempest
    Are stripped of their bloom.

I see the Cuchullin,
A lion so sullen ;
His head is enveloped,
    And bearded with snow ;
His cheeks are deep furrowed
By thundering torrents
That sweep in their hurry
    To meadows below.

Majestic and proudly
Thy cliffs do surround thee ;
Afar till enshrouded
    In clouds they expand ;

* For the Original see page 24.

Their base curbing boldly
The waves of the ocean,
In dreadful commotion
That roar on thy sand.

O where are the gallants
That lived in thy valleys,
'Mong mist crownèd summits
Who travels enjoyed?
The chase was their custom,
Where glittering musket,
And hounds unexhausted
By haste, they employed.

The warriors undaunted,
Whom terror of conflict
Or sound of the trumpet
Has never dismayed;
Their children inherit
The fame of their merit,
When waving their banners,
They valour displayed.

But the chambers are cheerless
Where once dwelt the fearless;
To homes dark and dreary
The heroes went down.
And the breeze, in its moaning,
In sighs and in mourning,
To hills bleak and lonely
Unfold their renown.

O where are the pleasures
In childhood I treasured,
When roses I gathered
    In hollow and glade?
My early companions
Are widely dissevered,
And lost is the honey,
    The blossoms decayed.

My heart prizes proudly
Thy glens and thy mountains
The mist that is crowning
    The brow of each hill—
Thy broad fertile meadows
And steep rugged headlands,
The hind's liquid treasure—
    The murmuring rill.

May thy name never perish,
Thy sons ever flourish
Till moulder the mountains
    And clouds shall be rolled!
While rocks do not quiver
At raging of billows
The dear "Misty Island"
    I highly will hold.

## MY ISLAY LASSIE.*

*(Translated by Mr. M. Macfarlane.)*

Ochone a ree ! but life is drearie O,
Awa' frae Islay where wons my dearie O,
Wha's winnin' smile and banter cheerie O,
Wad rout the fears that mak' me eerie O.

Thou charmin' isle o' slopes sae grassie O,
Thou bonnie hame o' a bonnie lassie O,
My dreams are a' 'bout thee and Nancie O,
The land and lass that took my fancie O.

Altho' Dunedin's streets are pleasin' O,
And hunners there in jewels bleezin' O,
Like stars, a glitter roun' them castin' O,
Their bloom and beauty are na lastin' O.

Give me my couthie, kindly woman O,
Wha's e'e is clear, wha's cheek is bloomin' O ;
Altho' her riches are but scanty O,
Her nature's wealth it mak's me vauntie O.

* For the Original see page 133.

When winter's gane I'll owre the ocean O,
And tell her o' my heart's devotion O,
For life is drear and sair I wearie O,
To be in Islay, where wons my dearie O.



## SHALL GAELIC DIE?*

ADHERING fast to this belief
  There many are to-day—
That soon the ancient Gaelic tongue
  Will languish and decay;
Her lease of years, they say, is run,
  She'll raise her head no more;
Despite what Blackie's skill has done,
  Her term of life is o'er.

The sons of warriors are despised
  Their fields are ploughed no more;
On every hill are sheep and deer,
  Where heroes dwelt before.
The soil has now another race
  That rises in their room,
That vows and constantly desires
  To seal the Gaelic's doom.

Shall strangers then our country's lore
  Efface from every page?
And shall the alien still our tongue
  By his obtruding rage?
Our language ancient, sweet, renowned,
  So fit in field and hall!

* For the Original see page 14.

Supine and slow shall we be found
  While foemen seek her fall ?

Wake up, O Gaelic, raise thy voice,
  Put doubts and fear away :
Ten thousand stalwart friends are thine
  To shield thee in the fray.
As long as glides the murmuring brook
  And beats on shore the wave,
They'll not consent by word or look
  To lay thee in the grave.

The tongue that sings of Fingal's race,
  Their bravery in war ;
Their deeds are yet illustrious
  And stir their sons afar.
The lions of unspotted fame,
  Untamable in fight,—
To hill and glen the gentle gale
  Relates their dauntless might.

In east or west there is no clime
  Nor island in the main
Where of the Celts there are not those
  Who wealth and glory gain,
And cherish still with loving zeal
  The stories, songs, and lays,
Their ancestors had framed so well
  In land of bens and bays.

But time will glide with rapid pace
Till joyful we behold,
Our tongue receive an honoured place,
In Chair of lofty mould.
Diffusing wisdom, sense and skill,
From treasures rich and rare;
Her health and power proclaiming still
No sign of death is there.

Victorious then she 'll raise her head
With a triumphant peal,
Her ancient chords she will attune
With heart both full and leal.
Till grove and stream shall welcome give,
And fill the echoing glen,—
The gentle wind upon the hills
Shall bear her song again.

But well betide the gallant men
Who still stand by her side;
Who nurtured were in heather-land
Whose sons are far and wide;
Though scattered they on many a shore,
Though changed their state and sky,
Decay will not their annals hoar,
The Gaelic shall not die.



# SGIALACHDAN.



## GILLEASBUIG AOTROM.

Bho chionn trì-fichead no ceithir-fichead bliadhn' air ais, mu 'n robh Taighean-bhochd air an togail feadh na Gàidhealtachd, cha robh ceàrn no baile de 'n dùthaich anns nach robh neach éiginn a chòmhnuidh a bha dol fodh 'n ainm "amadan." Bha na h-amadain sin de chaochladh gnè. Cuid dhiubh faoin, neo-chiontach, gun cheilg, mar an leanabh beag. Cuid eile dhiubh borb, seòlta, garg, agus crosta ; agus mar a thachair do gach ceàrn eile de 'n dùthaich, bha 'chuid fhéin aig Eilean-a'-cheò dhiubh.

Ach am measg amadain an Eilein air fad, dleasaidh "Gilleasbuig Aotrom" an t-ionad is àirde. Bheireadh amadain eile an Eilein an t-àite sin dha, agus theireadh Gilleasbuig fhéin gu 'n robh làn chòir aig' air.

Bha dèigh mhòr aig Gilleasbuig air a bhi 'n cuideachd nan uailsean, agus déigh mhòr aig na h-uailsean air a bhi 'n comunn Ghilleasbuig. Cha robh cuirm no fleadh, féill no banais, a b' fhiach ainmeachadh, a thachradh eadar dà cheann an Eilein, nach feumadh Gilleasbuig a bhi 'n sin.

Air feasgar latha féille ann am Port-rìgh, bha dinneir mhòr aig uailsean an Eilein ann an àrd thaigh-òsda 'bhaile. Bha 'n latha fuar, fliuch, agus bha mòran de dhaoine bochd mu 'n dorus nach faigheadh a stigh, ach

'n uair a thàinig Gilleasbuig rinn e rathad dha fhéin, gus an d' ràinig e an seòmar anns an robh na h-uailsean cruinn. Chuir iad uile fàilte chridheil, chàirdeil air Gilleasbuig. "Co ás a thàinig thu mar so, 'Illeasbuig?" arsa Fear a' Choire. "Ma ta, le bhur cead, a dhaoine uailse," arsa Gilleasbuig, "thàinig mi á Ifrinn." "Ubh ubh, 'Illeasbuig," arsa Fear a' Choire, "'s làidir a' chainnt sin. Agus dé mar a tha gnothaichean a' dol air an aghaidh 's an ionad sin?" "Tha" arsa Gilleasbuig, "Fhir a' Choire, glé choltach ris mar a tha gnothaichean a dol air an aghaidh ann an so féin—na daoine saibhir 'g an gabhail a steach, 's na daoine bochda 'g an cumail am muigh."

Thachair Fear a' Choire agus Gilleasbuig ri 'chéile air là àraidh—Gilleasbuig agus cnaimh mòr feòla aige 'g a chriomadh, agus e 'n déigh a dheanamh gu math lom. "Cha chreid mi nach 'eil thu sgith de 'n chnaimh sin a nis 'Illeasbuig," arsa Fear a' Choire, "bu chòir dhuit a thoirt do'n chiad chù a thachras riut." "So dhuit e ma ta," arsa Gilleasbuig, "tha mi 'creidsinn nach tachair cù cho mòr riut fhéin rium car latha no dhà."

Mu 'n àm 's an robh Gilleasbuig a làthair thainig ministir eadar a bhi Gallda 'us Gàidhealach, ris an abradh iad "Maighstir Sutar," do Sgìr Dhiùranais. 'S e làn sgoilear a bha 'n Sutar, foghlumaichte ann an iomadh canan, ach aig nach robh ach fior dhroch Ghàidhlig. Agus na bu mhiosa na sin, tha e coltach gu'n robh Sutar tuilleadh a 's déidheil air a bhi 'n comunn Mac-na-braiche ; agus ged a bha Gilleasbuig

mar a bha e, bha e 'faicinn nach robh caithe-beatha Shutair a' co-fhreagradh ris an dreuchd chudthromach a ghabh e os laimh. Ach ciod air bith aobhar bho 'n do thachair e, fhuair Gilleasbuig làn cheannas air Sutar. Bha eagal anma aig Sutar roimh Ghilleasbuig. Cha robh ni dh' iarradh e air Sutar nach faigheadh e. Ach feumaidh sinn aideachadh nach robh Gilleasbuig còir ach anabharrach mi-thaingeil ri aghaidh gach caoimhneis agus deadh-ghean a bha Sutar a' nochdadh dha. Chàineadh e Sutar gu 'bhrògan, agus 'n uair a bhiodh e sgìth dheth air gach dòigh eile dh' éireadh e air le bàrdachd. Ann an aon de na rannan sin tha Gilleasbuig a' toirt dhuinn cùnntas air ùrnuigh Shutair :—

" 'N uair a théid thu do 'n chùbaid
  Ni thu ùrnuigh 'bhios gleusda,
Bidh cuid dhi 'na Gàidhlig,
  'Us pàirt dhi 'na Beurla ;
Bidh cuid dhi 'na h-Eabhra,
  'Na Fraingeis, 's 'na Greugais,
'S a' chuid nach tuig càch dhi
  Bheir e gàir air Fear Gheusdo."

Eadar dà uair-dheug agus uair 's a' mhaduinn, air oidhche ghruamach gheamhraidh, agus Sutar gu socair blàth 'na leabaidh, chual' e bualadh trom, làidir aig an dorus. Dh' éirich Sutar, chuir e 'cheann a mach air uinneig an t-seòmair, agus dh' éibh e, "Cò 'bha 'n sud?" Fhreagair Gilleasbuig gu'n robh esan. "Thus," arsa Sutar, "ciod e 'tha dhìth ort mu'n àm so dh' oidhche?" "Ciod e," arsa Gilleasbuig, "a bhiodh a dhìth air neach

's am bith mu'n tràth so dh' oidhche, ach suipeir mhath, agus leabaidh mhath 'na déigh."

Bha fios aig Sutar nach robh math cur an aghaidh Ghilleasbuig, agus ged 'bu leisg b' feudar dha éiridh 's Gilleasbuig a leigeadh a stigh." "A nis," arsa Sutar, (an deigh do Ghilleasbuig a shuipeir a ghabhail,) "théid thu mach agus caidlidh tu gu maduinn air lobhta an stàbuill. Tha leabaidh bhlàth ghlan ann, agus bidh tu glé cheart gu latha." "Ma ta," arsa Gilleasbuig, "cha 'n fhaca mise riamh 'n uair a thigeadh caraid a dh' amharc air duin'-uasal, nach rachadh e agus nach sealladh e a sheòmar-leaba dha, agus mar sin thig thus' a mach agus seall dhòmh-sa an t-àite 's am bheil mi gu laidhe." Cha robh aig Sutar còir ach falbh a mach le Gilleasbuig. Thachair gu'n robh dorus an stàbuill glaisde, ach fhuair na fearaibh fàradh faisg air laimh, agus chaidh sud a shocrachadh ris an uinneig. "Suas," arsa Gilleasbuig ri Sutar, "bidh mis' as do dhéigh." Ach 'n uair a fhuair Gilleasbuig Sutar as an t-sealladh a stigh air an uinneig, thog e am fàradh air a ghualainn agus dh' fhalbh e, agus e aig an àm cheudna ag ràdh, "'Nis a Shutair, ma tha 'n leabaidh cho math 's a tha thu a' gabhail ort, gabh fhéin do leòir dhi gu latha. Oidhche mhath leat. Théid mise stigh agus gabhaidh mi an leabaidh 'tha blàth." Cha robh aig Sutar bochd ach toiseachadh air éibheach gus an d' thug e mach daoine a leig á bruid e.

An ath Dhi-dòmhnaich chaidh Gilleasbuig do'n eaglais a dh' éisdeachd Shutair, agus ma chaidh cha b' ann gu sìth. Shuidh e shuas an staidhir ri bile na lobhta far

am biodh sàr chothrom aig' air a' choithional fhaicinn bho bhalla gu balla. Thàinig Sutar, agus thòisich seirbheis an latha mar a b' àbhaist. 'N uair a thug Gilleasbuig sùil sios air feadh a' choithionail, có gu mi-shealbhach a thachair a bhi 'na shuidhe dìreach fodha ach bodach mòr, cam, crosta, a bha 'na fhior nàmhaid do Ghilleasbuig, agus Gilleasbuig 'na fhior nàmhaid dha. 'N uair a chunnaic Gilleasbuig am bodach, chrath e 'cheann agus rinn e gàire ris féin. 'N uair a dh' éirich an coithional 'nan seasamh aig a' chiad ùrnuigh, chuir Gilleasbuig a làmh 'na phòca agus thug e mach ugh mòr tunnaig, agus thòisich e ri bile na lobhta air cuimse a dheanamh air ceann a' bhodaich. Mu dheireadh leig Gilleasbuig ás an t-ugh, agus bhris e 'na smùr air sgall a' bhodaich. Ma bhris, "chaidh an ceòl air feadh na fidhle," chaidh am bodach gu ùpraid, 's chaidh an coithional gu gàireachdaich. Chunnaic Sutar nach robh feum an cumail na b' fhaide an latha sin, agus leig e mu sgaoil iad le coire Ghilleasbuig chòir. Beagan ùine an deigh sin thachair Sutar agus Gilleasbuig ri chéile ann an coille an Dùin — àite fàsail aonaranach—agus smaointich Gilleasbuig ann féin gu'n robh an cothrom gu math air ni-éigin a chur á Sutar. Thàinig Gilleasbuig air aghaidh agus chuir e an fhàilte chridheil, chàirdeil sin air Sutar. Ach an déigh dhoibh beagan còmhraidh a bhi aca ri 'chéile—"Feumaidh tu," arsa Gilleasbuig, "airgiod a thoirt dhomh a gheibh brògan, tha mi gun stiall bhròg agam." "Ma tha," arsa Sutar, "cha toir mise bròg no aodach dhuit. Cha 'n 'eil annad ach droch dhuine." "Am fear mòr

g'an tog mis," arsa Gilleasbuig, "ma théid do bheò na do mharbh ás a' bhad so gus an toir thu dhòmh-sa rud a gheibh brògan." Ghabh Sutar bochd an t-eagal, thug e 'mach a leabhar-pòca agus thug e litir do Ghilleasbuig thun a' ghreusaiche air son bhròg. "Ciod e tha 'n so?" arsa Gilleasbuig. "Tha," arsa Sutar, "litir a gheibh brògan dhuit." "Cò 'ghabhadh do litir-sa?" arsa Gilleasbuig, "thoir dhòmh-s' an t-airgiod agus cuir do litir far nach abair mi." Cha robh ann do Shutar ach an t-aon ni, agus thug e'n t-airgiod do Ghilleasbuig; agus 'n uair a fhuair Gilleasbuig an litir anns an dara laimh, agus an t-airgiod anns an laimh eile—"Seall tu sud a nis," arsa Gilleasbuig, gheibh an litir na brògan agus bidh an t-airgiod agam fhìn." Air maduinn àraidh ann am Port-righ, ghabh Gilleasbuig cuairt thun a' chladaich. Chunnaic e bàta ann a' sin a bha air tilleadh bho iasgach. Bha sgioba 'bhàta shuas am baile a' gabhail drama; agus cha 'n fhaca Gilleasbuig còir gniomh a b' iomchuidhe na trosg cho math 's a chunnaic e 's a' bhàta 'ghoid. Ghabh e suas gu tigh duin'-uasail a bh' ann 's a' bhaile, leis an trosg. Bhuail Gilleasbuig an clag, agus cò thachair a fhreagairt ach an duin'-uasal fhéin. "An ceannaich sibh trosg math?" arsa Gilleasbuig. "Ceannaichidh," arsa 'n duine, "agus taing air son fhaotainn. Ciod a' phrìs a tha thu ag iarraidh air?" "Tha," arsa Gilleasbuig, "tasdan, agus gloine uisge-bheatha." "Gheibh thu sin ma ta," arsa 'n duine. 'N uair a fhuair Gilleasbuig pàidheadh an truisg, thubhairt e "'Nis, bho nach 'eil a bheag agam féin r' a dheanamh, théid mi thun an uillt

agus glanaidh mi dhuibh e." "Ro math," arsa 'n duine. Ach 's ann a dh' fhalbh Gilleasbuig leis an trosg agus reic e ann an seachd taighean eile e aig a' phrìs cheudna, ach cha d' fhàg e 'n trosg aig a h-aon aca; chaidh e air ais leis thun a' bhàta ás an do ghoid e e. 'N uair a ràinig e'n cladach bha sgioba 'bhàta ag obair air glanadh an éisg. Thilg Gilleasbuig an trosg sios 'n am measg, aig an àm cheudna ag ràdh, "sud agaibh, a ghillean còir, bhur trosg, agus ma phàidheas e sibhse cho math 's a phàidh e mise, 's math am beathach e." Bha e 'na chleachdadh aig Gilleasbuig sgriob a thoirt gu tìr-mór 'n uair a bhuaileadh e 'na cheann. Thachair dha bhi air latha Sàbaid àraidh ann an Gleann-seille, agus cò dhiubh 's e spiorad math no droch spiorad a chuir 'na cheann dol do 'n eaglais chaidh e innte. Ghabh e suas feadh na h-eaglais gus an d' ràinig e staidhir na cùbaid. Shuidh e aig bonn na staidhir gu socair stolda 's a bhata fodh uchd. Shaoil leis a' mhinistir chòir gur ann bodhar a bha Gilleasbuig, agus 's ann a ghabh e bàigh mhòr ris a' choigreach a shuidh gu dìblidh cho faisg air an éisdeachd. Bha gnothaichean a' dol air aghaidh gu réidh riaghailteach car greiseig, gus an d' thàinig cóig no sea de chìobairean le'n cuid chon a stigh. 'N uair a thachair na coin ri 'chéile thoisich iad air dranndan, agus bha na h-uile coltas air gu'n robh an aimhreit gu bhi air a bonn. Cha d' éisd Gilleasbuig an còrr; ghabh e sios 'n am measg le 'bhata, ach an àite sìth a chur orra, 's ann a chuir e h-uile cù 's an eaglais an claiginn a chéile. Cha robh am ministir fada caochladh a bheachd air

Gilleasbuig. "B' fheàrr leam," ars' am ministir ris an luchd-dreuchd aige, "gu'n cuireadh sibh an duine truagh ud a mach ás an eaglais." "Cha ruig iad a leas an dragh a churr orra fhéin," arsa Gilleasbuig. "Tha mise fada gu leòr an so, agus ma 's e ceòl feadaireachd tha 'n pailteas an sud dhe do shearmon—mòran 'g a ràdh 's beagan 'g a dheanamh; lath math leat, fhir mo chridhe." Ghabh Gilleasbuig a mach, agus chunnaic e each bàn an ceangal ri cairt aig ceann na h-eaglais. Cha 'n fhaca Gilleasbuig gniomh a b' iomchuidhe na 'n ròp a bha' n crochadh ri clag na h-eaglais a cheangal ri earball an eich bhàin. Chaidh e'n sin 'na shìneadh ann an raoin arbhair a bha shios fodh 'n eaglais gus am faiceadh e ciod a thachradh. Cha do chuir an t-each bàn car dheth fhad 's a bha e 'faotainn criomadh faisg air, ach 'n uair a theann e ceum no dhà mach, bhuail an clag buille, 's thug an t-each bàn leum as; agus 'n uair a thuig e gur ann ris fhéin a bhà 'n gnothach an ceangal, chaidh e gu ùpraid, agus ma chaidh thòisich an clag. Cha robh buille a bhuaileadh e nach toireadh crith air an eaglais. Mu dheireadh thòisich an coithional air tighinn a mach, agus a h-uile neach a thigeadh a mach bha e fuireach a muigh, gus mu dheireadh an robh iad a muigh air fad agus am ministir air an ceann. Bha Gilleasbuig ag amharc orra le subhachas, agus e làn riaraichte leis a cho-dhùnadh gus an d' thug e seirbheis an latha. Bhiodh Gilleasbuig air a chòmhdach ann an trusgan math mar 'bu tric—ad àrd, deise dhubh, agus léine gheal. Bha uailsean an Eilein 'ga chumail daonnan ann an aodach

math. Bha e mar sin ullamh air daoine do nach b' aithn' e a mhealladh, agus a thoirt orra 'chreidsinn gu 'n robh e rud nach robh e idir. Thàinig e air lath' àraidh gu tigh ann an oisinn iomalaich de'n dùthaich; bhuail e aig an dorus, agus dh' éibh e "Cò tha stigh?" "Cha 'n 'eil mòran a stigh," arsa bean an taighe, "thigibh air bhur 'n aghaidh." "Am bheil duine stigh ach thu fhéin?" arsa Gilleasbuig. "Tha," ars' ise, "tha Iain, fear an taighe stigh, ach tha e air an leabaidh." "Ciod e tha 'cur air?" arsa Gilleasbuig. "Ma ta," ars' ise, "cha 'n 'eil mi fhìn ro chinnteach, ach tha e air an leabaidh bho chionn chóig bliadhna." "Tha e tuilleadh a's fad'air an leabaidh," arsa Gilleasbuig, "ach 's e lighiche a tha annam-sa agus cha 'n 'eil fios nach dean mi feum dha." "Nach mise tha taingeil," arsa 'bhean bhochd, "bhur leithid a thighinn rathad an taighe." "Cha d' thàinig a dheireadh ort," arsa Gilleasbuig. "Ciod e 'tha agad anns a' phoit sin air an teine?" arsa Gilleasbuig. "Tha," ars' ise, "cearc a tha 'bruich do Iain." "Cearc!" arsa Gilleasbuig. "Na'n toireadh tu dha cearc anns an t-suidheachadh anns am bheil e an ceart uair, bhiodh e cho marbh ri sgadan agad mu'n ruitheadh ceithir-uairean-fichead." "Ach," arsa Gilleasbuig, "thoir thusa dheth a' chearc, agus thoir dhòmh-s' i agus innsidh mi dhuit a rithist ciod a ni sinn ri Iain." 'S ann mar sin a thachair. Thàinig a' chearc dheth agus dh' ith Gilleasbuig air a shocair fhéin i. "Seall tu 'nis," arsa Gilleasbuig, "mar a ni thu ri Iain. Tha bò agad a mach aig ceann an taighe agus laogh òg aice. Beir air an laogh agus dean feann-

adh-builg air, agus cuir seiche an laoigh air Iain, agus cuir fodh 'n bhoin e, agus mur a gabh i ris cuir a h-uile cù 's a' bhaile rithe mach air na creagan."

Thog a' bhean bhochd a dà laimh, agus thug i an dorus oirre dh' iarraidh dhaoine; chunnaic i gu 'n robh an duine ás a chiall. Ach mu 'n do thill i, thug an lighiche am monadh air. Ach an ceann latha no dhà thill Gilleasbuig agus eallach air de gach seòrsa,—ìm, càise, cearcan agus feòil. Dh' fhàg e sud aig a' chaillich air son Iain, 's cha do chuir an léigh an còrr dragh oirre.

Ach feumaidh sinn ar cead a ghabhail do Ghilleasbuig aig an àm so. Ge b'e ionad anns am bheil a chòmhnuidh tha dòchas agam gu 'm bheil e sona. Tha mi creidsinn gu 'm bi iomadh latha agus linn mu 'm bi gàire subhach, sunndach luchd-àiteachaidh Eilean-a'-cheò air a dhùsgadh le a leithid a rithist.



# CAILLEACH NAN CNO AGUS TAILLEAR NAN CLAR.

Bho chionn iomadh bliadhn' air ais bha cailleach mhòr fhiadhaich a chòmhnuidh ann an aon de ghlinn na Gàidhealtachd, aig an robh ainm a bhi comharraichte air buidseachd ; agus a bhi ann an làn chochomunn ri spioradan dorch' an t-saoghail thall. Am measg gach buaidh eile a bha air a' chaillich, bha gaol mòr aice air cnothan. Bhiodh poca chnò aice an crochadh air stob faisg air an teine a h-uile latha 's a' bhliadhna, bho'n d'fhuair i 'n t-ainm "cailleach nan cnò." Cha robh each a rachadh le creig, no bó a chailleadh a bainne, no maighdeann a chailleadh a leannan, nach b' i cailleach nan cnò a rinn sud. Cha robh bodach a rachadh a dh' iasgach mur a marbhadh e iasg an latha sin, ma thachair i ris air fhalbh, b'i cailleach nan cnò a rinn sud. Ach mu dheireadh thall dh 'fhàs cailleach nan cnò anabarrach tinn, agus bha e glé choltach gu'n robh am bàs oirre. Agus thug i àithne theann dha 'càirdean, ma 's e agus gur e'm bàs a bh'ann, iad a bhi cinnteach agus am poca chnò a thiodhlacadh aig a ceann.

'S ann mar sin thachair, bha eagal aig a càirdean roimpe beò agus cha robh iad cinnteach aisde marbh ; agus a réir a h-àithne chaidh am poca chnò a thiodhlacadh aig a ceann. Ach bha gille tapaidh a chòmh-

nuidh 's an àite aig nach robh mòran creidimh ann am feartan na caillich. Agus thuirt e ris féin oidhche dhe na h-oidhcheannan, gu'm bu bhochd na cnothan math a leigeil a dholaidh aig ceann na caillich. An uair a ghabh an teaghlach mu thàmh 's ann a thog mo bhalach a shluasaid air a ghualainn 's dh'fhalbh e a thogail nan cnò. Agus mar a bha e teannadh faisg air a' chladh, có thachair ris ach droch dhuine a bha anns an àite aig an robh ainm a bhi 'n a mhèirleach math chaorach, agus thainig iad cho dlùth air a' chéile anns an dorcha 's nach robh cothrom aig a h-aon aca tarruinn air ais. "Ho ló!" arsa mèirleach nan caorach, "C'àite an ainm an Aidh a' bheil thu dol mu'n àm so dh'oidhche le do shluasaid?" "C'àite air bith am bheil mise dol," arsa gille nan cnò, "tha mi tuigsinn comharraichte math c'àite 'bheil thusa 'dol. 'S ann a ghoid moilt a tha thu dol." Agus bho na thachair sinn ri 'chéile 's gun a h-aon againn air gnothach ro mhath, innsidh mise dhuit far am bheil mi fhìn a' dol. Tha mi 'dol a thogail poca chnò na caillich, agus ma bheir thusa dhòmh-sa dara leth a' mhoilt a ghoideas tu, bheir mise dhut-sa dara leth nan cnò." "Cha bhi 'n còrr air a' chùis," arsa mèirleach nan caorach, "gheibh thu sin." "Falbh, ma ta," arsa gille nan cnò, "agus fiach am faigh thu molt math, agus suidhidh mise anns a' chladh a' toirt cnac air na cnothan gus an till thu." Fàgaidh sinn a nise mèirleach a' mhoilt agus gille nan cnò air ceann an gnothaich fhéin agus bheir sinn sùil car tiota beag air tàillear nan clàr. 'S e crioplach a bha 'n tàillear nan

clàr aig nach robh lùgh 'na chasan. Bhiodh clàr beag fiodha aige fodh gach bois agus fodh gach glùin, agus air an dòigh sin dh'fhalbhadh e air a mhàgan bho thaigh gu taigh far am biodh tàillearachd aige ri 'dheanamh. Agus mar bu tric le tàillear a bhi math air innseadh seann sgialachdan, cha robh eadar dà cheann na dùthcha na bheireadh bàrr air tàillear nan clàr anns a chùis sin.

Thachair dha bhi 'g obair an oidhche air am bheil sinn a' bruidhinn ann an taigh nach robh mach air trì-fichead slat bho dhorus a' chlaidh. Agus mar a b' àbhaist, bha'n taigh làn de luchd céilidh. Tàillear nan clàr ag cur dheth mu gach buidseach, taibhse, agus sìtheach a bha agus nach robh ann. Mu dheireadh thall bhuail am pathadh a h-aon do 'n chuideached, ach cha do thachair gu'n robh boinne uisge stigh. Ach bha gille tapaidh 's a' chuideachd a thairg dol do'n tobar. Bha 'n tobar mu leth-dusan slat bho dhorus a' chlaidh. Agus 'n uair a bha'n gille teannadh faisg air an tobar chual e cnò 'g a cnagadh. Sheas e, 's dh'éisd e; chual e 'n ath chnò 'g a cnagadh; ma chuala cha robh feum air a' chòrr dearbhaidh. Thug e na buinn dhi dhachaidh, anail 'na uchd, 's a dhà shùil an impis leum a mach ás a cheann leis an eagal; agus bhòidich 'us bhriathraich e gu'n robh a' chailleach 'na suidhe 's a' chladh agus fead aic' air cagnadh nan cnò. "Pù," arsa fear thall, 's fear a bhos, "cha 'n 'eil annad ach an gealltair bochd." "Thoir dhòmh-s' a' chuinneag," arsa gille maol ruadh a bha 'n a shuidhe ann an oisinn. Dh'fhalbh an gille

ruadh le coltas fearail air. Ach mar a thachair do'n chiad fhear, 'n uair a bha e 'teannadh faisg air an tobar, chual e cnò 'g a bristeadh. Thog e 'chluas 's dh'éisd e; chual e 'n ath chnò 'g a cnagadh; ma chuala, cha robh feum air tuilleadh dearbhaidh. Thill an gille ruadh dhachaidh tioram, agus mhionnaich e air gach cumhachd, àrd 'us iosal, nach robh àicheadh air a' chùis, gu'n robh i ann gun teagamh.

"Ma ta," arsa tàillear nan clàr, "'s iomadh ceàrn de'n t-saoghal 's an robh mi, ach cha do thachair mi riamh ri làn taighe de ghealltairean coltach ribh. Na'm biodh comas mo chas agam, mar nach 'eil, bheirinn làn na cuinneig ás an tobar ge do bhiodh h-uile cailleach 's a' chladh ag cagnadh chnò."

"Ma tà," arsa gille mòr dubh a bha thall mu 'choinneamh, "bheir mise leam air mo mhuin thu." "So ma ta," ars' an tàillear, "tog leat mi." Rug an tàillear gu teann air a' chuinneig 'na dhòrn 's dh'fhalbh an gille mòr leis air a dhruim. Agus mar a thachair do chàch, mar a bha iad a' teannadh faisg air an tobar chual iad cnò 'g a cnagadh. "An cuala tu sud?" arsa 'n gille mòr, "chuala mi," arsa 'n tàillear, "cha'n 'eil sud cneasda mu 'n àm so dh'oidhche." "An téid mi air m' aghaidh leat?" ars' an gille. "Théid," ars' an tàillear, "ach cum sàmhach." Chuala iad an ath chnò 'g a bristeadh. "An cuala tu sud?" ars' an gille mòr. "Chuala," ars' an tàillear," "na mheal mi mo shlàinte mur 'eil eagal orm gu'm bheil i ann." Bha nise gille nan cnò a' gabhail fadachd nach robh a charaid fear a' mhoilt a' tighinn, agus dh' éirich e 'n a

sheasamh dh' fheuch am faiceadh e tilleadh e; agus 'n uair a chunnaic e 'n gille mòr a teannadh air agus tàillear nan clàr aig air a mhuin; cho-dhùin e air ball gu'm b'e mèirleach a' mhoilt a bh' ann. Agus le guth làidir, fallain, dh' éibh e, "Am bheil e reamhar?" "Reamhar no caol e," ars' an gille mòr, "sud agad e." Agus aig an àm cheudna e 'toirt na tulgaid ud do thàillear nan clàr a steach do'n chladh. Thug an gille mòr na buinn dhi agus leig e le tàillear nan clàr a bhi deanamh air a shon fhéin.

Mu dheireadh thall ràinig tàillear nan clàr dhachaidh gun chuinneig, gun uisge, air a chòmhdach le poll 'us eabar, agus mar a thachair do iomadh neach a tha làidir na m' beachd fhéin, cha robh tàillear nan clàr idir cho gaisgeil a' tilleadh 's a bha e 'falbh.



## DOMHNULL MACTHORMAID AGUS LEANABH-SITHE CNOC-A'-CHUILINN.

Bha nis bho chionn iomadh linn air ais, duine còir ris an canadh iad Dòmhnull MacThormaid, agus Seònaid ruadh a bhean a' chòmhnuidh ann an aon de ghlinn na Gàidhealtachd. Bha an taigh aig Dòmhnull 'am bràighe a' ghlinne, faisg air creig mhòir ri uchd na beinne, far nach robh ni gu bristeadh a stigh air a shuaimhneas agus air a shìth, ach toirm na h-aibhne, a bha le ceuman mall, agus le crònan tiamhaidh a' gabhail seachad sios fo'n dorus aige, agus ceilearadh binn nan eun, a' seinn le sòlas, mu bhun nam preas, agus mu bhàrr nan dos, air na bruachan os cionn an taighe aige. Ach bu tric a bha e air a dhùsgadh an àm na dùbhlachd, le nuallan na gaoithe a' séideadh le bùirean ri mullach nam beann agus nan creag, a chum am bathais gun eagal gun fhiamh, ri aghaidh sion agus gaillionn nam milltean geamhradh. Cha 'n 'eil ànranach a thigeadh thar muir no monadh, nach b'e 'bheatha aig Dòmhnull MacThormaid ; bha daonnan a dhorus fosgailte, agus a bhòrd fialaidh do gach coigreach agus fear-fuadain a thigeadh 'na rathad. Bha aige mar sin mòran de dheadh thoil dhaoine, maille ri riarachadh a choguis féin gu'n robh e 'deanamh ceart. Ach an déigh sin uile, mar a thachair do gach neach fo'n ghréin, cha robh Dòmhnull gun a " chamadh 's a'

chrannchur;" aon ni gu h-àraidh a bha 'cur gruaim air inntinn, agus neul dorcha mu 'n teallaich aige, agus 's e sin, e 'bhi gun sliochd. Bhiodh e daonnan a' caoidh 's a' gearan nach do chuir am Freasdal duine cloinne air, a dh' aisigeadh ainm agus eachdraidh a shìnnsir sios do 'n ghinealach a bha gu teachd 'na dhéigh. Bha creideamh làidir aig Dòmhnull anns na daoine-sìthe, agus na'n gnìomharan iongantach am measg clann nan daoine. Cha 'n 'eil teagamh nach do chuidich uaigneas 'ionad còmhnuidh, maille ris gach dearbhadh a fhuair e bho 'shìnnsir, agus bho sheann daoine, ann a bhi 'daingneachadh a chreidimh ann am feartan agus cleachdadh nan sìthichean.

Ach gu bhi 'tighinn ni 's faisg' air ceann ar sgeòil; ciod e 'th' agad air, ach gu 'n d' fhàs Seònaid trom air duine cloinne; agus ma dh' fhàs Seonaid trom, dh' fhàs Dòmhnull, aotrom; cha robh smeòrach air géig, no uiseag air lòn, cho binn fead ri Dòmhnull, moch 'us anmoch, le dòchas làidir ri oighre òg. Agus cha robh a dhòchas air a mhealladh, oir oidhche dhe na h-oidhcheannan 'n uair 'thàinig e dhachaidh bho iasgach, agus a shuidh e ri taobh an teine, thainig a' bhean-ghlùine 'nall bho thaobh na leapa air an robh Seònaid 'na laidhe, agus chàirich i leanabh gille ann an gàirdeanan Dhòmhnuill, cho tlachdmhor 's air an do dhearc sùil bodaich riamh. Cha 'n 'eil teagamh nach robh cridhe Dhòmhnuill air a thogail le so, agus bha 'bhuil; cha deachaidh mòran fois air an t-slige-chreachainn car latha no dhà, agus bha iomadh bodach 'us cailleach 's a' ghleann, aig nach robh fios gu ro mhath, co dhiùbh

a b' e an ceann no 'n casan a bha gu h-àrd dhiubh, ag òl deoch-slàinte, agus ag guidhe saoghal fada agus sonas do Thormad beag. Bha nis gach cùis a' dol air aghaidh gu maith, cha robh neul dorcha air speuran Dhòmhnuill, air nach do chuir Tormad beag an ruaig. Ach mo thruaighe! bha latha faisg air laimh a thug buille-'bhàis do gach bruadar faoin, agus dòchas diomhain a bha Dòmhnull ag altrum a thaobh Thormaid bhig. Air latha tioram fuar earraich, 's Dòmhnull agus Seònaid ag obair a mach 's an achadh, dh' fhàg iad caileag òg a' toirt an aire air a' phàisde. 'N uair a chuir i 'chadal 's a' chreithil e, chaidh i car greis' a mach 'g a cluiche féin. Agus 'n uair a thill i dhachaidh 's a sheall i 's a' chreithil, an àite an leinibh làidir, reamhair, thlachdmhoir, a dh' fhàg i, 's e 'bh' aice tacharan beag caol, glas, a chuireadh eagal air an dearg mhèirleach. 'N uair a chunnaic a' chaileag mar a bha, dh' éigh i na creachan, 's bhuail i na basan, thug i mach chum an raoin a dh' iarraidh athar agus màthar an leinibh. Ma thug, "chaidh an ceòl air feadh na fìdhle"—

"Siream sios, siream suas,
Cha robh ball de Ruairidh agam"!

Cha robh fios an e 'n talamh a shluig, no 'n e 'n t-athar a thog Tormad beag,—ach aon ni 'bha cinnteach, agus 's e sin, nach b' e a bh' anns a' chreithil. 'N uair chaidh crìoch air iarraidh Thormaid bhig agus clos air an tigh, smuainich Dòmhnull gu'n tugadh e sùil air an fhleasgach neònach a thàinig mar a' bhuidseach air Eóbhan, "gun chuireadh gun chead." 'N uair a

sheas Dòmhnull os a' chionn agus a sheall e ceart air thog e 'dhà laimh ag ràdh, "Freasdal a bhi 'g ar beannachadh, agus ag cur dion eadar sinn agus tu mur 'th' ann 'tha 'choltas agus a chruthachd a' cur crith air m' fheòil; 's cinnteach mise nach ann do 'n t-saoghal so a bhuineas an creutair sin."

"Ciod air bith saoghal do'm buin e," arsa Seònaid, "cha 'n fheud e bhi fo na cabair so, cha téid priobadh cadail air mo shùil fhad 's a bhios e 'n aon tigh rium."

"Ma 's ann mar sin a tha," arsa Dòmhnull, "tha eagal ormsa gu'm bi thu gun phriobadh an dà latha so; cha 'n 'eil dad de choltas cabhaig air an diùlnach sin. Ciod e 'ghabhas deanamh ris? ma théid a thilgeadh a mach, ni an lagh greim oirnn, agus ma leigear bàs anns an tigh e, cha 'n e sin is feàrr,—nach ann a dh' fheumas sinn biadh fheuchainn ris." Agus 'n uair a chaidh sin a dheanamh, dh' itheadh us dh' òladh e gu sgoinneil.

Thàinig a nis Dòmhnull agus a chàirdean gus a cho-dhunadh gur i 'bhean-shìthe 'ghoid Tormad beag agus a dh' fhàg a leanabh féin 'na àite.

Agus thug iad de chomhairle air, na 'm fàgadh e fad oidhche 's a' chreig mhòir e, 'n uair a chluinneadh a' bhean-shìthe a' rànaich e, gu'n tigeadh i g' a iarraidh agus gu'm fàgadh i 'n leanabh ceart 'na àite. 'S ann mar so a thachair; an ath-oidhche, phaisg Dòmhnull an leanabh-sìthe 'n a bhreacan-glas, agus sgnog e 'bhoineid leathann ghorm m' a cheann, agus theannaich e 'chuaille daraich 'na dhòrn, 's thog e ris a' chreig mhòir, 's an leanabh-sìthe aige air a mhuin.

'N uair a thill e dhachaidh leig e glag dheth féin 's a' chathair, agus e aig an àm cheudna ag ràdh, " dh' fhàg mi 's a' chreig mhòir e, agus mur a gabh a bhan-charaid, a bhean-shìthe, truas ris, ged a thogadh na h-iolairean e, 's mi nach biodh diombach." Ge moch a dh' éirich a' ghrian a' sgaoileadh a sgiathan òir air gualainn an t-sléibhe, bu mhoiche na sin a bha Dòmhnull aig a' chreig mhòir. 'N uair a ràinig e, bha 'n leanabh-sìthe gu cloch-shuileach ag amharc mu'n cuairt de air a' chreig. Cha d' thàinig a' bhean-shìthe a chur dragh sam bith air; agus cha mhò 'thàinig iolaire no feannag g' a ghriobadh no g' a ghrobadh. Cha robh air ach a thoirt dhachaidh a rithist; agus ma thug, cha b' ann gu sìth, ràineadh 'us chaoineadh e, air àman, latha 's oidhche gun sgur, ach facal bruidhne cha d' thàinig riamh ás a cheann. Agus coltach ri crodh caol na h-Eiphit, mar is momha dh' itheadh e, 's ann bu chaoile 'bha e 'fàs.

" Ach," arsa Seònaid ri Dòmhnull, oidhche dhe na h-oidhcheannan, " ciod e 'n t-ainm a bheir sinn air an leanabh so, 'n saoil thu nach fheum sinn fhaotainn air a bhaisteadh ?" "Ma ta," arsa Dòmhnull, " cha 'n ann a' toirt droch fhreagairt ort, ma thogras tu fhéin thoir " Mac-Crùisleig " mar ainm air, ach cha bhi m' ainm-sa no mo shloinneadh air, no ainm no sloinneadh duine 'bhuineas dhomh ; mur a b' e beagan dhomh, 's e 'n aon bhaisteadh a dheanainns' air—breith air dhà chaol coise air, agus aon tulgag 'thoirt da a mach air linne 'chreagain." Beagan ùine 'n déigh sin thàinig duine cunnartach de thàillear crùbach a bha 's an àite,

dh' obair do thigh Dhòmhnuill. 'S e àm an fhoghair a bh' ann, 'n uair a bha iad gu math dripeil ris a' bhuain. Agus an déigh am biadh maidne, thuirt Seònaid ris an tàillear, e 'bhi cho math 's a shùil a chumail air an fhear a bh' anns a' chreithil, gus an tigeadh iad dhachaidh bho 'n bhuain; "ach," ars' ise, "ged a bhiodh e 'rànaich 's a' caoineadh, na gabh ort e, sin a thoilinntinn."

Bha nis an tigh aig an tàillear chrùbach agus aig an fhear bheag dhaibh féin, a' h-uile greim a bheireadh an tàillear 's a' chòta, bheireadh e sùil air an fhear bheag, agus bheireadh am fear beag sùil a cheart cho guineach air an tàillear. Mu dheireadh chaidh e air uilinn 's a' chreithil agus sheall e gu colgarra air feadh an tighe, agus 'n uair a chunnaic e nach robh 'stigh ach iad féin, thionndaidh e ris an tàillear, agus ars' esan, le guth fearail, "am bheil duine 'stigh ach thu féin?" "Ma ta," ars an tàillear, "tha mi 'faicinn nach 'eil, agus tha mi glé choma ged nach bithinn fhéin a stigh." "Na biodh eagal sam bith ort," ars' am feur beag, "cha chuir mise corrag ort." "Cha 'n e cudthrom do chorraig 'tha cur eagail orm," ars' an tàillear, "ach co dhiùbh, bu cho math leam a bhi trì mile á so." "Na gabh ort e," ars' am fear beag: "ach ma gheallas tu dhomh nach innis thu orm e, bheir mi dhut an t-aon phort pìobaireachd is briaghe chual' thu riamh." "So ma ta," ars' an tàillear, "suas e." Thug am fear beag a mach feadan caol dubh a bha fo dhruim 's a' chreithil, agus thòisich e air cluiche. 'S ma thòisich—a leithid de cheòl cha chual' an tàillear

crùbach riamh. Stob e 'n t-snàthad 's a' chòta, agus chuir e 'chasan bac air bhac ; 's a làmh fo 'leth-cheann ag éisdeachd a' chiùil.

Ach cha robh e fada mar sin 'n uair a thàinig aon fhichead maighdeann òg 'stigh, le 'n earradh fada uaine air gach té dhiubh. Thòisich an ceòl, 's thòisich an dannsa—an tàillear, 's a dhà shùil an impis leum a mach ás a cheann ag amharc orra. Ach mu dheireadh, thug an ceòl a leithid de bhuaidh air, agus gu'n do thilg e uaithe an còta agus air a chois gu'm bitheadh e. Bha e mu dheireadh 's fhallus 'g a dhalladh a' dannsa leis a' chois chrùbaich. Agus 's ann a thòisich e air breith air na boirionnaich, ach 'n uair a shaoil leis té dhiubh 'bhi aige 'na ghlachdan cha robh ann ach sgàile. Ach uair dhe na h-uairean, ann an tighinn mu 'n cuairt do'n tàillear chrùbach 's an dannsa, thàinig té dhiubh, agus thug i 'n sgailc ud do'n tàillear mu thaobh a pheircill, a chuir deàrrsach-theine ás na sùilean aige. Thog e 'dhà laimh g' am fàsgadh, agus 'n uair a dh' fhosgail iad, fhuair e e féin 'na shuidhe air a' chathair, agus a chasan bac air bhac, 's an còta air a ghlùin, dìreach mar a bha e mu'n do thòisich an ceòl. Sheall e mu'n cuairt air, agus cha robh beò a stigh ach e féin 's am fear beag, a bha gu socair air a dhruim 's a' chreithil, gun phìob gun fheadan.

Thàinig na buanaichean dhachaidh, agus bha 'n tàillear glé thaingeil, agus glé thoilichte 'n uair a bha còta Dhòmhnuill réidh, agus nach tigeadh air a bhi latha eile 'stigh leis féin, an cuideachd an fhir bhig.

Beagan an déigh sin, thòisich am fear beag air cleachdadh a ghabhail a bhi 'g éiridh 'n uair a rachadh càch a chadal, agus suidhe leis féin aig an teine, a' turraman agus a' seinn iomadh crònan tiamhaidh nach cuala Dòmhnull riamh roimhe. Aon oidhche àraid 'n uair a dhùisg Dòmhnull eadar uair agus dà uair 's a' mhaduinn, bha 'm fear beag ag cur dheth a' seinn—

"'S truagh nach robh mi 'n Cnoc-a'-chuilinn
Far an d' fhàg mi mo chuid ghillean,
Fuaim an ùird 'us glag an innein,
Builg 'g an séideadh 's airm 'g an cumadh.

'S truagh nach robh mi 'n Cnoc-na-h-àiridh,
Far 'n do dhealaich mi ri m' chàirdean,
Iadsan ait gu ceòlmhor gàireach,
'S mis' an so gu brònach cràiteach."

"Am bheil thu 'n a do dhùisg?" arsa Dòmhnull ri Seònaid. "Tha," arsa Seònaid. "Am bheil thus'?" arsa Dòmhnull, "ag éisdeachd a' chreutair ud, mu 'nàm so dh' oidhche, 'n uair 'tha h-uile criosduidh 's an dùthaich na 'n suain chadail? Nach cianail an gnothach nach faigh daoine fois na h-oidhche leis a' gharrach ghlas? 'S mòr tha mi 'smaoineachadh éiridh agus aon teas a thoirt 'n a pheirceall a chuireas bàs a shean-mhathar ás a chuimhne, ma bha sean-mhathair aige." "O!" arsa Seònaid, "air son na chunnaic thu riamh na cuir corrag air, cha 'n eil sìthiche 's a' chreig mhòir nach biodh air do mhuin fo latha 'toirt a mach a thòrachd."

Latha no dhà an déigh sin, bha Dòmhnull a' dol do 'n cheàrdaich le soc a' chroinn, agus 'n uair a chunnaic

am fear beag a' falbh e, "fiach" ars' esan, "am faigh thu sgeul ùr dhomh bho 'n ghobha." 'N uair a thill Dòmhnull, "Seadh, ars' am fear beag, an d' fhuair thu sgeul dhomh bho 'n ghobha"? "Ma ta," arsa Dòmhnull, "dh' iarr e orm innse dhut gu'n deachaidh ceàrdach Cnoc-a'-chuilinn'n a teine eadar bhalg 'us inneanan." "Och, mo chreach!" arsa 'm fear beag, "ma tha sin fìor, tha mo chall-sa deanta, tha dà theallach dheug agamsa ag obair 's a' cheàrdaich sin." Thog e mach ris an aonach 's an ràn 'n a bheul; ach an ceann tiota, thòisich e air cluich' an fheadain. "Ma ta," arsa Dòmhnull, "tha mi 'n dòchas gur e cumha Mhic-Crimein a tha e 'cluiche, "Cha till mi tuilleadh;" gu dearbh, a Sheònaidh, is sinn a dh' fhaodadh a ràdh, mar a thuirt Iain glan 'n uair a chuir e mach am mac-mallachd "is gloinid an tigh an cartadh ud."



# GAOL GAIDHEALACH.

## SGEULA FIRINNEACH.

### I.

Ann an aon de ghlinn uaigneach, ach maiseach, Eilean-a'-cheò, bha duin'-uasal còir, saibhir, a' chòmhnuidh, aig an robh teaghlach mòr agus tlachdmhor de mhic agus de nigheanan. Bha Seònaid, an té a b' òige dhiubh, ochd-bliadhna-deug a dh' aois, agus air a meas 'na h-àilleagan ro-mhaiseach; cha b' ann a mhàin 'n a dealbh agus 'n a cruth, ach bha i maiseach 'n a gnìomh, 'n a beus, agus 'n a buadhan—

Cha b' e ionmhas a dh' airgiod no dh' òr;
  A chrìonas mar chòsaig nam bac;
Ach gliocas 'us tuigs' agus ciall,
  'G a sgeadachadh fialaidh le tlachd.

Air feasgar ciùin, fann, foghair—a' ghrian le ceum-an mall a' teàrnadh bho ghorm astar nan speur, ceò an anmoich a' tuiteam, agus a' sgaoileadh 'n a stiallan bàna mu ghuaillean an t-sléibhe—bha Seònaid gu tosd-ach, sàmhach, 'n a suidhe aig uinneig a seòmair, a' gabhail beachd air àilleachd agus maise obair nàduir, ag éisdeachd agus a' faicinn eòin bheaga na coille a' leum le sòlas bho spòg gu spòig air feadh craobhan a' ghàraidh,

Agus bho 'n bha saothair agus teas an latha thairis,

smaoinich i cuairt a ghabhail mar 'bu tric leatha 'dheanamh, ri bruaich na h-aibhne a bha 'n a cuartagan agus 'n a lùban a' teàrnadh sios troimh ùrlar a' ghlinne. 'N uair a bha Seònaid a' dìreadh ri bràighe a' ghlinne, bha crònan trom, tiamhaidh na h-aibhne air an dara taobh dhi, agus guth binn na smeòraich ag cur na smùid dhi air gach preas agus dos air an taobh eile; bha 'n t-àite cho balbh ciùin, an sealladh cho maiseach agus cho beò, air chor 's gu 'n d' thug e 'leithid de bhuaidh air inntinn Seònaid 's nach b' urrainn dhi cumail oirre gun briseadh a mach le 'luinneig bhinn, neo-chiontaich féin:—

"'S truagh nach robh mi 's mo rogha céile,
Air mullach sléibhte nam beanntan mòr,
Gun 'bhi 'g ar n-éisdeachd ach eòin an t-sléibhe,
Gu 'n tugainn féin dha na ceudan pòg"

Tha mi 'creidsinn na 'm biodh fios aig Seònaid gu 'n robh an t-òganach air an robh gaol dìomhair aice fad bliadhna no dhà roimhe sin, 'n a laidhe air tom mar uidhe leth-cheud slat uaipe, nach robh i air a guth a thogail cho àrd. Bha Dòmhnull òg gu h-airsneulach, fann, air tilleadh bho 'n t-seilg, agus mar a thachair do Dhonnachadh Bàn, an déigh iomadh spreigheadh a leigeadh nach do rinn feum dha, bha e 'cur a sgios dheth air tulaich uaine, 'n uair a ghiùlain osag chiùin an anmoich am fonn binn ud gu chluais.

Mar a thachair do Uilleam Ros, "thuit e 'n caochladh leis an ioghnadh," sheall e air gach taobh dheth, agus cha 'n fhac' e neach air bith. Ach cha robh e fada 'n uair a chual' e 'n guth binn ceudna

'tighinn air sgiathan na gaoithe, rinn e dìreach air a' cheòl, agus mu dheireadh chunnaic e—

"An ainnir òg bu ghlaine beus,
Ag iomachd ann am measg nan geug."

Thainig buille 'na chridhe agus lasadh 'na shùil 'n uair a chunnaic e gur i Seònaid a bh' ann leatha féin. So cothrom luachmhor a bha dhith air bho chionn iomadh latha. An déigh do Dhòmhnull a lethsgeul féin a ghabhail air son briseadh air sàmhchair agus ceòl Seònaid, agus beagan còmhraidh a bhi aca r' a chéile, shuidh iad fodh sgàile seann darraig uaine a sgaoil a cuailean aosda trom air gach taobh dhe 'n rathad. Sgaoilidh sinne mar an ceudna brat na diomhaireachd thairis air a' chàraid òig so car uair no dhà de dh-uine. Mu 'n d' éirich iad gu falbh, bha a' ghealach a' togail a cinn air cùl nam beann, na reultan glan agus dealrach a' tòiseachadh ri boillsgeadh air aghaidh nan speur, agus bha iad air an oidhche Di-sathuirne sin 'n am fianuisean seasmhach air na bòidean dìleas agus neo-chealgach a thug Dòmhnull agus Seònaid d' a chéile: nach robh naimhdean no càirdean, bochdainn no beirteas, soirbheachadh, no doirbheachadh, a chuireadh eatorra ach am bàs.

Tha mi creidsinn nach robh inntinn a h-aon aca 'n a tosd; air an oidhche sin bha duilleag ùr air a tionndadh ann an leabhar am beatha. Chaidh Dòmhnull do 'n eaglais an ath latha mar bu ghnàth leis a dheanamh; thòisich seirbheis an latha le seinn aon de shailm bhinn Dhaibhidh, ach bha cruth finealta agus

maiseach Seònaid fa chomhair sùil inntinn Dhòmhnuill gun fhalbh ás, agus fonn binn a' seirm 'na chluasan nach b' urrainn dha 'chrathadh asda.

"'S truagh nach robh mi 's mo rogha céile
Air mullach sléibhte nam beanntaibh mòr."

Ach facal no dhà air suidheachadh Dhòmhnuill, mu'n téid sinn ni 's fhaide. Thachair do Dhòmhnull mar a thachair do iomadh Gàidheal math a bharrachd air; 'se sin a bhi air bheagan de shaibhreas an t-saoghail so; ach bha e saibhir 'na chliù, 'na ghniomh, agus anns gach deadh bhuaidh eile 'bu chòir a bhi air fior dhuine. Thàinig e bho chinneadh rioghail agus urramach, bho sheann teaghlach uasal agus gaisgeil, a dhòirt cuid de 'm fuil air iomadh raon catha, fodh bhrataich na h-Alba, ás leth cliù agus onair an dùthcha. Ach bha mòran sluaigh anns an linn sin, agus anns gach linn, agus cha 'n e, Ciod e bha duine? no, Ciod e bha ann? a dh' fheòraicheadh iad, ach b' i 'cheist, Ciod e bha aige? Thuig Rob Donn an seòrsa dhaoine sin glé mhath 'n uair rinn e òran nan suiridhichean.

"Tha fear fòs ann a dh' aindeoin dòchais,
Dh' fhaodas pòsadh gun mhòran char,
Ma tha de chiall aig' na dh' aithnich riamh
Gu'n d' éirich grian anns an àird an ear;
Dean na dhuairc e, rugadh an cuarain,
Thoir baile 's buaile dha 's treabhair gheal,
Leig labhairt uair dha ri athair gruagaich,
'S bheir mi mo chluas duit mur faigh e bean."

Ach bha breithneachadh Seònaid ag éirigh os cionn sin; bha i 'meas gu 'n robh barrachd toilinn-

tinn aice r' a shealbhachadh bho shuairceas agus saibhreas inntinn Dhòmhnuill, no ged a gheibheadh i na milltean le plaosgaire gun eanchainn, gun inntinn, gun ghaisgeadh.

Ach cha robh i féin agus a càirdean de 'n aon bheachd mu 'n chùis sin; agus bha fios aice na 'm faigheadh iad a mach aon uair gu 'n robh i 'cumail comuinn ri Dòmhnull, gu 'm b' e cuid de 'n bhaile e. Ach bha srad a' ghaoil air a' beothachadh ann an cridhe Seònaid, agus coltach ris an t-sradaig a bha 'n sgòrnan a' ghobha, cha robh i soirbh a bàthadh.

## II.

" Mile marbh-phaisg air an t-suiridhe,
'S bochd dha 'n do 'n téid i iomrall;
Fagaidh i inntinn fodh iomaguin,
'Gluasad cho simplidh ri mèirleach."

'S iomadh oidhche allabanach a bha Dòmhnull a' cur a' mhonaidh agus crònan aige air an òran so, a' gabhail nam fàth air Seònaid fhaicinn ris an tom. Ach cha do lean Dòmhnull fad' air an ruaig sin 'n uair a ghlacadh e. Bha e féin agus Seònaid oidhche àraid ann an caidreamh a chéile gu càirdeil ann an oisinn a' ghàraidh gun smaointinn air ceilg no air foill. Ach mar a bha 'n tubaist an dàn dhoibh, co 'thàinig orra gun chuireadh gun iarraidh ach bràthair Seònaid; cha robh cothrom teichidh ann, no falach air a' chùis. " Chaidh an ceòl air feadh na fidhle " an oidhche sin; chaidh Seònaid a thoirt gu mòd làidir, agus bagradh

oirre gu fiadhaich mur sguireadh i de chomunn Dhòmhnuill gu 'n éireadh gu h-olc dhi.

" Ach bha 'n comhairle dhi cho diomhain
Ri tilleadh mara 's e tabhairt lionaidh."

Bha cridhe agus inntinn Seònaid air an socrachadh air Dòmhnull mar a saibhreas agus a crannchur de fhearaibh an domhain; agus cha robh beò na bheireadh oirre a roghainn a thréigsinn. Beagan ùine an déigh sin, ghabh athair Seònaid mòran fearainn ann an Uidhist, agus am measg gach ni eile bha aige 'n a shealladh, bha e am beachd gu 'm fuaraicheadh an Cuan Uidhisteach gaol Seònaid agus Dhòmhnuill d' a chéile, a' creidsinn gu 'n robh fìrinn anns an t-seanfhacal a thuirt, "An rud théid fad' bho 'n t-sùil théid e fad' bho 'n chridhe;" ach cha do dhearbh e sin a thaobh Seònaid. Agus ged nach robh litrichean cho luaineach an tràth sin 's a tha iad an diugh, bha Dòmhnull agus Seònaid a' faotainn cothroim bho àm gu àm air sgrìobhadh gu 'chéile fo lùirich. Bha sin 'n a mheadhon air an aigne a' chumail blàth, agus an gaol gun mheirgeadh.

Beagan ùine an déigh an àma sin, thàinig Sasunnach mòr, saibhir 'n a Bhàillidh air an oighreachd air an robh am fearann aig athair Seònaid. Agus bho 'n bha iad na 'n teaghlach càirdeil, measail, agus fòghluimte, bhiodh an Sasunnach a' tathaich orra gu math tric. Ach mu dheireadh thall 's e thàinig á sin gu 'n do thuit e ann an trom ghaol air Seònaid, agus cha robh e fada 'n uair a chuir e 'n céill-dha 'pàr-

antan ciod e 'bha 'n a bheachd, agus dh' iarr e Seònaid orra r' a pòsadh.

B' e so a' cheart duine bha dhìth air a pàrantan. Bha "baile 's buaile agus treabhair gheal" aige agus fhuair e cuireadh fial, farsuinn a thighinn air aghaidh; ach 'n uair a chaidh a' chùis a chur fa chomhair Seònaid cha 'n fhuilingeadh i iomradh a chluinntinn air a leithid: ach cha 'n fhaodadh i 'beul fhosgladh anns a' ghnothach; dh' fheumadh i a phòsadh, olc air math leatha.

An uair a chunnaic i cho rag 's a bha iad 'n am barail féin leig i leò dol air aghaidh leis a' chùis mar a thogradh iad. Ach bha i ag innseadh do Dhòmhnull mar a bha gnothaichean a' dol air aghaidh d'a taobh. Dhùisg so spiorad nan seann laoch treun bho 'n d' thàinig e, ann an Dòmhnull, agus thog e 'fhuil an aghaidh an t-Sasunnaich agus càirdean Seònaid, le bhith smaointeachadh gu'm biodh maighdean òg neo-chiontach air a cumail fo chìs air a leithid de dhòigh, agus gu h-àraid 'n uair a bha fios aige gur ann le gaol dha féin agus air a shon a bha i faotainn a leithid de dhroch càradh.

An déigh beagan litrichean a null 's a nall, 's e an comh-dhunadh gus an d' thàinig Dòmhnull agus Seònaid, gu 'n teicheadh iad as an rioghachd, agus gu'm fàgadh iad gach Sasunnach 's gach duine bh' ann an claiginn a chéile. Ach ged a bha sin mar sin, bha ullachadh mòr 'g a dheanamh air son a' phòsaidh air an laimh eile; chaidh an Sasunnach agus Seònaid éigheach am an eaglais na sgìreachd air son a' cheud uair,

chaidh a nis an fhuaim a mach air feadh na dùthcha, agus cha robh àicheadh air a' chùis. Air oidhche Di-màirt an déigh an éigheach bha cuirm mhòr ann an tigh athair Seònaid, agus bha i féin agus an Sasunnach gu bhi pòsadh seachduin bho 'n oidhche sin.

B' i an oidhche Di-màirt sin air an robh a' chuirm, a' cheart oidhche 'chuir Dòmhnull agus Seònaid air leth air son teichidh. Agus bha fios math aig Seònaid 'n uair a bha iad 'n an suidhe aig a' chuirm gu'n robh Dòmhnull le sgioba math ghillean leitheadh cuain eadar an t-Eilean-Sgiathanach agus Uidhist, a' tighinn g'a h-iarraidh.

Bha 'n Sasunnach mòr air ceann a' bhùird ann am fonn anabarrach math; bha 'n oidhche dol seachad gu sunndach aighearach aig gach neach a bha 'n làthair. An uair a bha an t-suipeir thairis, rug an Sasunnach air ghàirdean air Seònaid agus chuir e 'n a suidhe aig a h-inneal-ciùil i, agus dh' iarr e oirre òran a shenn; agus rinn i sin. Chluich i gu h-ealanta, agus shenn i gu h-inealta,

"'S ann tha m' ulaidh 's mo ghaol
Air a' bhirlinn a' tighinn."

Cha robh an Sasunnach a' tuigsinn a' bhrìgh bha aig Seònaid fodh 'n òran sin agus bha sin cho math. Is ann a bha shùil a' ruith an déigh nam basan mìne geala, agus nam meur finealta bha 'leum bho theud gu teud air an inneal chiùil; agus a' toirt sealladh an tràths' agus a rithist air aghaidh mhaisich Sònaid, le 'cuailein trom a' tuiteam 'n a shniomhann òr-bhuidhe sios mu 'guaillean.

Is e sin a bha 'togail cridhe agus inntinn an t-Sasunnaich, agus e ann an làn bheachd gu'm biodh i aige air laimh seachduin bho 'n oidhche sin, le toil a càirdean agus le ùghdarras na cléire—ach bha "car eile an adharc an daimh."

Cha 'n 'eil teagamh nach bi cuid ullamh air coire fhaotainn do Sheònaid air son cho làidir 's a bha i 'n a barail féin, agus cho rag-mhuinealach 's a bha i an aghaidh toil a pàrantan, agus gu'n robh sin ann an tomhas mòr a' cur mi-mhaise air na buadhan òirdhearc eile bha i 'sealbhachadh. Agus cha 'n 'eil teagamh mar an ceudna, nach e sochair agus dleasnas àraid cloinne ùmhlachd a thoirt do 'n àithne mhòir agus urramaich sin—"Thoir onair do d'athair agus do d' mhàthair." Ach an déigh sin, tha àm ann anns am faod pàrantan a bhi ceàrr agus clann a bhi ceart. Agus tha mi 'creidsinn nach 'eil àm anns an dualaiche do phàrantan a bhi air am mealladh a thaobh an cuid cloinne, na àm pòsaidh, gu h-àraid pòsadh an cuid nighean.

Tha, mar is trice, na pàrantan a' roghnachadh agus a' cur air leth céile dha 'n cuid nighean a réir an cridhe féin, agus cha 'n 'eil iad a' toirt sùil air ciod e cho mi-choltach 's a dh' fhaodas an dà aigne agus an dà inntinn aca bhi r' a chéile.

Cha 'n 'eil teagamh nach e math an cuid cloinne 'tha aig na pàrantan 's an t-sealladh ann a bhi 'deanamh sin. Tha iad toileach a bhi 'g am faicinn air an deadh shuidheachadh na'n crannchur saoghalta ; ach tha àm anns an tig toradh math de 'n togradh sin agus àm

anns nach tig. Agus tha mi creidsinn gu bheil mòran pòsda—daoine agus mnathan—a dh' fhaodadh a ràdh le fìrinn mar a thuirt am fear roimhe—" Fhuair mi cuid 's fhuair mi luid; ach dh' fhalbh a' chuid 'us dh' fhan an luid."

Cha 'n 'eil neach air bith 'tha dol troimh an t-saoghal so, aig a bheil breithneachadh glan agus a shùilean fosgailte, nach faod 'fhaicinn glé thric gu bheil iomadh càraid cuideachd aig nach 'eil an inntinn agus an dòigh a' freagairt da chéile, agus, ge do tha iad cuideachd ann an sealladh dhaoine, aig a bheil an dà nadur cho dealaichte bho chéile 's a tha 'n àird an ear bho 'n àird an iar. Cha 'n aithne dhomh sealladh a's mi-chiataiche na maighdean òg bhlàth-chridheach, le faireachadh beò agus tlàth a fhuair a togail gu mùirneach ann an teaghlach riaghailteach agus càirdeil, fhaicinn ceangailte ri ùmbaidh de dhuine aineolach, borb, agus an-iochdmhor, ged bu leis an saoghal. Agus tha e pailte cho mi-chiatach, duine buadhach dìchiollach a tha deònach air deanamh gu math agus tighinn air aghaidh, 'fhaicinn ceangailte ri sgliodraich de bhoirionnach gun fheum. Ach tha eagal orm gu bheil an dà chuid a' tachairt glé thric. Agus 's e 'n toradh a tha iomadh uair ag éirigh uaithe sin aimhreit agus doilgheas, misg agus mi-shonas, a tha 'fagàil iomadh broilleach gun sìth.

Ach gu tilleadh ri ar sgeula. Bha mar a dh' ainmich mi 'cheana, cuirm mhòr ann an tigh athair Seònaid air a' cheart oidhche 'chuir i féin agus Dòmhnull air leth air son teichidh, agus bha fios math aig

Seònaid 'n uair a bha muinntir na cuirme gu h-aighearach, ceòlmhor mu'n cuairt air a' bhòrd, gu'n robh Dòmhnull le sgioba agus le bhirlinn leitheach cuain eadar Eilean-a'-cheò agus Uidhist, a' dol g'a h-iarraidh. Bha eagal oirre gu'm faodadh muinntir na cuirme fuireach tuilleadh 'us anmoch, agus na'n tigeadh Dòmhnull faisg air a' bhaile agus a leithid de shluagh mu'n tigh, gu'm faodadh cuid dhiubh 'fhaicinn, agus gu'm biodh sin na 'mheadhon air gach comhairle mhaith a bh' aca a chur bun os cionn.

Uime sin leig i oirre gu'n d' fhàs i ro thinn, dh' fhàg i seòmar na cuirme agus chaidh i suas an staidhir gu a seòmar leapa. Bha sin 'n a mheadhon air sgapadh a chur 's a' chuideachd mar a bha mhiann oirre. Chruinnich an teaghlach mu'n cuairt air Seònaid, a' frithealadh dhi leis gach ni a shaoileadh iad a bha gu feum dhi, agus cò bhiodh air thùs 's air thoiseach ach an Sasunnach mòr. Thuirt Seònaid riutha mu dheireadh gu'm faodadh iad gabhail mu thàmh ; nach robh ann ach droch thuaineal a thàinig 'na ceann, agus gu'n robh i 'g a faireachadh féin ceart gu leòir. Ghuidh muinntir an teaghlaich oidhche mhath dhi, agus dh' fhàg iad i. Ghabh an Sasunnach mòr beannachd leatha gu caoin, càirdeil mar a b' àbhaist dha, ach tha mi 'creidsinn na 'm biodh fios aige gu'm b' e sin an sealladh mu dheireadh a bha e gu fhaicinn dhi 's a' bheatha so, nach robh e air falbh cho luath, agus nach biodh a chadal ach bruailleanach an oidhche sin. An uair a ghabh an teaghlach mu thàmh, dh' éirich Seònaid, agus thòisich i le cridhe

luaineach agus iomaguineach air ullachadh air son an turais mhòir agus neo-chinntich a bha air thoiseach oirre. Las i solus agus chuir i 'n a shuidhe anns an uinneig e, ni bha gu bhith 'n a chomharadh do Dhòmhnul air an t-slighe bhi glan air thoiseach air.

Cha robh seòladair riamh ann an gàbhadh cuain ag amharc air son tigh-soluis, no fear-faire na h-oidhche ag amharc air son reulta na maidne a dh' éirigh 's an ear na bu dùrachdaiche na bha Dòmhnull ag amharc air son an t-soluis so. Thàinig e féin agus an triùir ghillean a bha leis air tìr; ghabh iad suas thun an tighe gu socair, sàmhach. Bha 'n tigh gu math àrd, agus bha Seònaid ann an aon de sheòmair mhullaich an tighe, agus b' i 'cheist, cia mar a gheibheadh iad Seònaid a nuas. Ach cha robh iad fad' an ioma-cheist a thaobh sin. Fhuair iad fàradh mòr ann an sabhal faisg air an tigh, chaidh a shocrachadh ris an uinneig, agus bha Dòmhnull shuas cho luath ri geàrr. Ann an glé bheag ùine bha Seònaid agus na gnothaichean beaga 'b'a i 'toirt air falbh leatha, aig na fearaibh anns a' bhàta. Thog iad a siùil rithe gu tosdach, sàmhach, fodh chòmhdach dorcha na h-oidhche, a' suidheachadh a cùrsa air Eilean-a'-cheò.

Séid, a ghaoth an iar, gu ciùin,
Na éireadh lasan air do ghnùis,
Na dùisgeadh fearg air muir no tonn,
Gu ruig a' chàraid og so fonn.

## III.

"'S iomadh car a dh' fhaodas
Tighinn air na fearaibh.
Theagamh gu'n gabh iad gaol
Air an té nach fhaigh iad."

Anns an earrainn mu dheireadh de 'n sgeula so dh' fhàg sinn Dòmhnull agus Seònaid anns a' bhàta, a' togail a mach bho thìr, air oidhche ghruamaich, le cuan borb agus iorguilleach air thoiseach orra. Bha sinn a' guidhe soirbheis chiùin agus fhàbhoraich a bhi cur leò a chum a' chala gus am bu mhiann leò dol. Ach cha b' ann mar sin a thachair; cha robh iad ach beagan mhìlltean bho thìr 'n uair a dh'éirich gaoth làidir agus doinionn shearbh 'n an aghaidh.

Bha iad a' cathachadh gu treun ri neart na fairge car ùine, Dòmhnull a' cumail am misnich suas cho math 's a dh' fhaodadh e, ach mu dheireadh b' éiginn géilleadh, agus ruith leis a' ghaoith, ge b' e taobh a thogradh i an cur.

Bha iad mar sin air an iomain air falbh le neart na fairge, na neòil ghruamach os an cionn, na tuinn na 'm meallan gàireach a' beucail mu 'n cuairt dhoibh le bùireadh fiadhaich. Bha 'n oidhche cho dorcha 's gu'n do chaill iad an cùrsa, agus bha eagal orra gu 'm faodadh iad bualadh air na creagan agus a bhi air an call. Bha fios aca, 'thaobh an rathaid a bha 'ghaoth, gur e na Hearadh, no Leòdhas, a cheud fhearann a bhuaileadh iad.

Tha mi 'creidsinn nach robh inntinn Dhòmhnuill agus Seònaid glé fhoiseil an oidhche sin; bha dòchas agus eagal a' cathachadh an aghaidh a chéile 'n am broilleach. Cha robh eagal air bith air Dòmhnull, ach a thaobh Seònaid, bha fios aige gur ann le gaol gun cheilg dha féin a dh' fhàg i a dachaidh bhlàth agus phailt, a càirdean agus a luchd-èolais, a' tilgeadh a chrannchuir maille ris-san, anns gach cruaidh-chàs a dh' fhaodadh tighinn 'n an aghaidh; agus dhearbh a' cheud oidhche nach robh iad gu bhi ainnig no faoin.

Bha brathair athar Seònaid 'n a Bhàillidh anns na Hearadh, agus 'n uair a dh'éirich muinntir an taighe aige 's a' mhadainn an déigh na h-oidhche air am bheil sinn a' bruidhinn, chunnaic iad bàta beag ann an coltas éiginn a' teannadh ri tìr. Ruith am Bàillidh agus cuid eile dhe 'n teaghlach aige thun a' chladaich, agus ciod bu mhò 'chuir a dh' ioghnadh air a' Bhàillidh na Seònaid nighean a bhràthar féin 'fhaicinn anns a' bhàta. Bha fios math aige gu 'n robh Dòmhnull agus Seònaid suas r'a chéile, agus thuig e air ball mar a bha 'chùis, gur e teicheadh a rinn iad. Chaidh neart thar cheart; cha robh ann ach a toirt bho Dhòmhnull agus a glasadh ann an daingneach làidir dhe'n tigh, gus am faigheadh e cothrom air fios a chur gu 'h-athair mar a thachair. Chunnaic Dòmhnull nach robh math dha tòiseachadh le laimh làidir aig an àm sin, agus cha robh aige ach, 'n uair a thàinig beagan ciùine, air an latha sin féin, aghaidh a chur air Eilean-a'-cheò, gun bhean gun leannan.

Ach fhuair e 'ghob a chur ann an cluais Seònaid

mu'n do dhealaich iad agus a ràdh rithe misneach mhath a bhi aice, nach rachadh a' ghrian fodha dà uair gus am faiceadh i 'rithist e.

Cha robh aig Seònaid ach a bhi ag amharc an déigh birlinn Dhòmhnuill agus a' seinn.—

"Ma chaidh thu timchioll air an rudha,
Bidh mi dubhach ás do dhéigh,
Gus an cluinn mi thu bhi 'tighinn
Gu robh gach slighe dhuit réidh,"

B' ioghnadh leò an ath mhadainn ann an tigh athar Seònaid, cho fad 's a bha i gun éirigh, agus chaidh a màthair a dh'fhaicinn ciod e bha ceàrr, ach cha robh air thoiseach oirre ach leabaidh agus seòmar falamh: Seònaid cha robh ann. Chaidh fios do gach tigh agus baile, gu'n robh Seònaid air chall.

Bha neach éiginn a bha mach anmoch a thuirt riutha, gu'm fac e bàta 'fàgail a' chladaich eadar uair agus dà uair 's a' mhadainn. Thug sin iad gu chomh-dhùnadh gur e teicheadh a rinn Seònaid, ach bha fios aca air cho fiadhaich 's a bha 'n oidhche, agus an rathad a bha 'ghaoth, nach b'urrainn daibh an t-Eilean-Sgiathanach a dhèanamh dheth. Dh'fhalbh daoine 's eich air gach rathad, dh'fhalbh a bràthair le each agus rinn e air Caolas-na-Hearadh, a' feòraich dhe gach neach a bha 'tachairt ris, am fac iad an leithid de sgioba 'tighinn an rathad.

Fhuair e fios mu dheireadh gu'n robh Seònaid gu seasgair, blàth, ann an tigh bhrathar-athar. An uair a ràinig e, cha b' i an fhàilte chàirdeil a chuir e oirre. Thill e dhachaidh ann an cabhaig a dh'inns-

eadh dha 'n teaghlaich gu'n robh i beò. Bha e 'dol a thilleadh an ath latha g'a h-iarraidh, agus e ann an làn bheachd gu'n robh teicheadh Seònaid aig a cheann, agus gu'n d' fhuair i am pailteas deth.

Ged a chaidh Dòmhnull dhachaidh cha b' ann gu cadal air a' chùis ; an rud a chuireas am fior Ghàidheal roimhe, cha 'n 'eil e soirbh a chur ás a cheann. Agus tha dà ni anns nach robh Gàidheal math riamh air dheireadh, 's e sin, gaol agus gaisgeadh ; agus 's tric a bha an dara h-aon dhiubh ag àrach an aoin eile. Ach ged a tha gaol 'n a ghaol, 's iomadh dragh 'us tuasaid a rinn e anns an t-saoghal, agus fhuair Dòmhnull agus Seònaid an cuid féin dheth.

Ach dh' fhaodadh iad a ràdh mu a cheile le firinn, mar a thuirt Mac-Mhaighstir-Alasdair mu'n Phrionnsa—

"Ged spionadh sibh an cridh' ásainn,
'S ar broillichean a sios a shracadh,
Cha toir sibh ásainn Teàrlach
Gu bràth gus an téid ar tachdadh."

An oidhche sin féin fhuair Dòmhnull iasad de bhàta mòr, comasach, agus chruinnich e deich-ar-fhichead de ghillean òga cho sgairteil 's a bha eadar dà cheann an Eilein. Thog iad na siùil ris an iùbhraich gu h-aighearach, agus mhionnaich iad nach tilleadh duine beò dhiubh, agus nach fàgadh iad clach gu'n tionndadh eadar am Buta-Leòdhasach agus ceann Bharraidh, gus am faigheadh iad Seònaid.

## IV.

"Cha d' thug mi gaol a dh'airgiod,
Cha d' thug mi gaol a dh'òr,
Cha d' thug mi gaol do shìoda,
Cha d' thug mi gaol do shròl,
Cha d' thug mi gaol dha 'n fhion dhearg
A lìonar anns an stòp,
'S nach neònach leibh an gaol sin
Tha daonnan na m' fheòil."

An sealladh mu dheireadh a bha againn air Seònaid, 's ann air a glasadh ann an seòmar daingeann de thigh bhrathar-a-h-athar a bha i, gus an tigeadh a muinntir g'a h-iarraidh. Bha nighean òg, thapaidh 'n a searbhanta ann an tigh a' Bhàillidh, aig an robh co-fhaireachadh làidir ri suidheachadh Seònaid, agus a tha mi 'creidsinn aig an robh Dòmhnull i féin, nach bu toigh leatha dhealachadh rithe le ainneart. Fhuair i cothrom air dol a stigh far an robh Seònaid, agus thuirt i rithe, ni air bith a bha 'n a comas-se a' dheanamh air a son, gu'n robh i làn thoileach a dheanamh, agus nach cluinneadh duine gu bràth e. Thug Seònaid taing dhi air son a tairgse agus a caoimhneis, agus thuirt i rithe, gur e an t-aon ni a b'urrainn di 'dheanamh ás a leth, na 'n tigeadh Dòmhnull faisg air an tigh ré na h-oidhche, na 'm biodh i cho math agus innseadh dha an seòmar dhe'n tigh anns am biodh i 'tàmh, agus na 'm feuchadh i ris na dorsan fhàgail fosgailte.

Cha robh am Bàillidh cinnteach ás ciod a dh' fhaodadh Dòmhnull feuchainn ris, agus air son a bhi dearbhte ás a' chùis, chuir e Seònaid a chadal an oidhche sin le 'bhean féin, ann an aon de sheòmair-mhullaich an taighe. Bha mòran sheirbhiseach aig a' Bhàillidh, gillean agus nigheanan, agus thug e rabhadh làidir dhaibh, na 'n cluinneadh iad gluasad air bith mu 'n tigh air feadh na h-oidhche, iad a bhi air am bonn.

Mu dhà uair an ath mhadainn bha Dòmhnull le 'chuid ghillean air a' chladach fodh thigh a' Bhàillidh, agus chuir iad an comhairle ri chéile co dhiubh a b'fheàrr dhoibh gabhail suas thun an taighe agus na dorsan a' bhriseadh agus "prannadh nam meanbh-chuileag" a dheanamh air a h-uile duine a bha stigh a chuireadh 'n an aghaidh, no an e feuchainn ri Seònaid a thoirt a mach le sìth a b' fheàrr dhoibh, na 'n gabhadh sin deanamh.

Is e an co-dhùnadh gus an d' thàinig iad mu dheireadh, gu'n rachadh Dòmhnull thun an taighe leis féin, feuch ciod a ghabhadh faicinn no cluinntinn, agus bha càch gu laidhe am falach faisg air an tigh ; oir cha robh fios aca co dhiubh bha Seònaid an tigh a' Bhàillidh fathast no nach robh, agus mur a bitheadh, cha robh iad a' dol a dheanamh dragh air bith, ach gabhail dìreach a dh-Uidhist air a tòir ; ach ma bha i ann an tigh a' Bhàillidh, bhiodh fios cò na claiginn a bu chruaidhe mur faigheadh iad i.

"Is fheàrr caraid 's a' chùirt na crùn 's an sporran." Thachair bana-charaid Seònaid a gheall deanamh ás a

leth, ri Dòmhnull a muigh, agus thug i làn fhios dha air mar a bha cùisean air thoiseach air; dh' innis i dha ni a' thachair do Sheònaid bho 'n dh'fhalbh e, agus gu'n robh i 'n a laidhe aig an àm ud le bean a' Bhàillidh ann an seòmar-mullaich dhe 'n tigh. Thug i beachd sgeula dha air mar bha gach seòmar dhe 'n tigh air a shuidheachadh agus an dòigh air am faigheadh e gu Seònaid; "Ach," ars' ise, "bheir thu ùine dhòmh-sa air dol a stigh, agus dol a laidhe mu 'n gluais thu, oir na'm faigheadh iad a mach gu'n robh mi na m' mheadhon air do threòrachadh 's a' chùis so, bhiodh mo bheatha 'n a gheall.

Thug Dòmhnull mòran taing dhi, agus bonn no dhà air son a saoithreach, agus thuirt e rithe, nach biodh i gu bràth gun charaid agus esan beò. An uair a shaoil leis a bha i 'n a laidhe, ghabh e 'stigh, agus suas an staidhir gu bog, balbh. Leis gach seòladh a fhuair e rinn e mach an seòmar anns an robh Seònaid, gun mhòran dragh. Ghabh e stigh do 'n t-seòmar gu fearail agus thuirt e "Am bheil thu an so, a Sheònaid?" Cha luaithe a thubhairt na leum Seònaid a mach ás a leabaidh, agus bha iad ann an tiota, mar a thuirt Uilleam Ros—

"Ann an glacan a chéile
Le mor spéis mar bu mhiann."

Ma dh' éirich Seònaid, dh' éirich bean a' Bhàillidh, agus ghlaodh i gu'n robh daoine air feadh an taighe, agus ma ghlaodh, bha h-uile duine stigh air am bonn. Thòisich an ùpraid shios agus shuas, "am fear nach beireadh air a bhogha, bheireadh air a chlaidheamh."

Ghlaodh am Bàillidh na dorsan a chrannadh, 's na bha 'stigh biodh iad a stigh, 's na bha 'muigh biodh iad a muigh, ach ged a bha barail aige air neart na bha stigh, cha robh fios aige air neart na bha muigh. Chuir Dòmhnull a cheann a mach air uinneig, agus ghlaodh e ri 'chompanaich. "Fhearaibh," ars' esan, "tha mise 'n am phrìosanach an so." "Ma tha," ars' iadsan, "cha bhi thusa fada mar sin." Thàinig Iain mòr Dòmhnullach le roid thun an doruis a b' fhaide mach agus chuir e 'stigh 'na spealgan e le 'dhà shàil; ghabh iad a stigh air feadh an taighe, agus cha b' ann gu sìth; thòisich an ùpraid, a' ghleadhraich agus an tuasaid, "gach fear a' toirt sgairbh á creagan dha féin." Chuir am Bàillidh gille air falbh a thional dhaoine, ach thug cuid de chompanaich Dhòmhnuill an aire dha falbh, ruith iad 'n a dhéigh, chaidh breith air agus a cheangal cho cruinn ri molt. Bha gille tapaidh eile de sheirbhisich a' Bhàillidh a thug làmh air gunna leis an robh e 'dol a dheanamh euchd mòr; ach mu'n d' fhuair e losgadh leis, bha e féin agus a ghunna 'n an laidhe ann an cùil gun a h-aon aca ro dheas air son cogaidh.

Ghabh Iain mòr Dòmhnullach suas an staidhir agus rug e air Seònaid 'n a ghlacan mar gu'm biodh pàisde aige, agus rinn e air a' chladach leatha. Thug Dòmhnull agus cuid eile dhiubh leò na gnothaichean a bh' aice air son na slighe. Cha robh aig a' Bhàillidh, agus aig na bha dhe 'theaghlach air chomas gluasaid, ach seasamh anns an dorus a' tachas an cinn agus ag amharc 'n an déigh. An uair a thog iad na siùil ris a'

bhàta, agus a ghluais iad a mach bho thìr, thòisich piobaire a bh' anns a' chuideachd air cluich—

> "Gabhaidh sinn an rathad mòr.
> Olc air mhath le càch e."

Shéid a' ghaoth gu fabhorach 'n an déigh, mar gu 'n gabhadh i aithreachas air son cur 'n an aghaidh 'n uair a dh' fhalbh iad roimhe agus mar gu 'm biodh i 'tuigsinn nach robh ann ach dìomhanas agus peacadh do ghaothan agus do dhaoine a bhi feuchainn ri dealachadh a chur anns a' chàraid òig so, aig an robh an aigne agus an cridhe cho fuaighte ri chéile; agus a rinneadh air son a bhi 'n an aon fheòil.

Chuir na gillean air tìr ann an Geàrrloch iad, agus rinn iad an rathad a sin mar a b' fheàrr a chaidh ac' air gu taobh deas Alba. An ath mhadainn an déigh dhaibh falbh, thàinig bràthair Seònaid á Uidhist le sgioba dhaoine g'a h-iarraidh, ach bha an nead air a chreachadh mu 'n d' ràinig iad, agus cha robh ach tilleadh dhachaidh a dh' ìnnseadh mar a thachair.

Ma chaidh an teaghlach gu dragh 'n uair a chaidh a h-ionndrainn an toiseach, cha b' ann a nise bu lugha an dragh. Dh' fhalbh earraidean agus daoine air gach rathad, gu h-àraidh do 'n Eilean-Sgìathanach; cha d' fhàg iad uamha, coire, no doire nach do rannsaich iad, agus maille ri sin, bha airgiod cinn trom air a thairgseadh do neach air bith a gheibheadh greim orra.

Is e cheud iomradh a fhuair iad orra gu 'n robh iad pòsda. Dh' fhalbh iad beagan an déigh sin do na Rìoghachdan thall, far an d' thàinig iad air an aghaidh gu gasda. Ghabh an Sasunnach a' chùis gu cridhe cho

mòr 's gu 'n do chuir e dheth a' bhàillidheachd ; thug e Sasunn air, agus cha chuala mi riamh ciod a' chrìoch a thàinig air.

An latha a sgaoil an naigheachd air feadh nan eileanan, mar a thachair do Dhòmhnull agus do Sheònaid, bu lìonmhor searrag a chaidh a thràghadh ag òl an deoch-slàinte ; bu lìonmhor dòrn gaoisneach, féitheach 'g a sgailceadh air bòrd ; agus bu lionmhor sgòrnan fallain Gàidhealach a' seinn—

" 'S e mo rùn an Gaidheal laghach,
Is tu thaghainn 's cha b' e 'n Gall,
Ort a thig na h-airm gu sgibidh,
Os cionn adharc chrios nam ball,
Fàilte dhuit 'us slàinte leat !

## A' Chrioch.



*Archibald Sinclair, Celtic Press, Glasgow.*